# LAOIDHEAN SPIORADAIL

LE

DOMHNULL MATHANACH

AGUS

IOSEPH MACAOIDH

AGUS

DOMHNULL CATANACH.

---

*AIR AN ÙR-CHLO-BHUALADH.*

---

GLASCHU:

IAN M'NEILAGE, 65 GREAT WESTERN ROAD.

1899.

PR… …NCE.

# LAOIDHEAN SPIORADAIL

LE

DOMHNULL MATHANACH

AGUS

IOSEPH MACAOIDH

AGUS

DOMHNULL CATANACH.

---

*AIR AN ÙR-CHLO-BHUALADH*

---

GLASCHU:
IAN M'NEILAGE, 65 GREAT WESTERN ROAD.

1899.

# *ROIMH-RADH.*

IS ann le fior dhochas gum bi na Laoidhean Spioradail so a chum comh-fhurtachaidh agus teagaisg do shluagh Dhé, agus a chum toirt fa chomhair sluaigh gun churam am feum do-labhairt a tha aca air an aghaidh a chur air Dia troimh Chrios-d, le aithreachas agus le creidimh, chum tear-nuidh an anaman, a tha sinn cho ro-thoileach gu'm biodh an leabhran so air a chur na'n lamhan. Gu'm beannaicheadh an Tighearna e chum na criche so. Ni sinn beagan iom-raidh, ann an ordugh air an trinir dhaoine diadhaidh a chuir ri cheile na Dain a leanas.

(1) Rugadh Domhnull Mathanach ann an sgìre Childonain ann an Cataobh, far an robh athair na fhear-ceasnachaidh, anns a bhliadhna 1719, agus thainig a chrioch air anns a bhliadhna 1782. Tha a chuimhne blath fathasd a' measg an t-sluaigh, gu h-àraidh air taobh an ear Gaeltachd na h-Alba. Thaobh a chlíu a tha air a thabhairt air, agus a thaobh na tha na Dain so a nochdadh, cha robh mòran aig an robh an intinn cho mòr air a cleachdadh ann am beatha na diadhachd agus a bha aig an duine urramach so. Tha e soilleir gu'n robh a shuilean fosgailte gu bhi faiciun lamh Dhe anns na h-uile ni ann an riaghladh freasdail agus gràis.

(2) Bha Ioseph Macaoidh air a bhreth agus air àrach ann an Srath-halladail ann an ceann tuath Chataobh. Bha athair na fhear-ceasnachaidh ro-ùrramach anns an diadhachd anns an sgire sin. Thainig athrachadh na'n gràs air Ioseph nuair a bha e na dhuine gle òg. Bha e da uair anns an arm—an toiseach anns a chogadh gu cuir sìos na reubalachd

ann an Eirinn, agus a ris anns a chogadh eadar an Fhraing agus Breatuinn air an deachaidh crioch le baiteal *Waterloo.* Anns a bhaiteal so bha e air a leon. Nuair a thainig e dhachaidh roinneadh e na fhear-ceasnachaidh ann an Srath-halladail, agus ann am braighe siorramachd Inbhirnis. Is iomadh anam bochd leonte fhuair an aghaidh a chur air Leigh Ghilead troimh theagasg an duine dhiadhaidh so. Chriochnaich e a thurus anns a bhliadhna 1847.

(3) Bha Domhnull Catanach cho aithnichte mar dhuine bha ùrramach ann am beatha na diadhachd, cho neo-chum-anta thaobh na'm buadhan intinn a bhuilich an Tighearna air, agus cho soilleir na thuigse air teagasgan focail Dhé 'us a bha ann an Gaeltachd na h-Alba na latha. Cha bhiodh e feumail moran a radh ma chliu a tha fathast ùr am measg an t-sluaigh. Bha an duine urramach so do luchd-aitichidh Bhadenoch ann an sioramachd Inbhirnis, far an robh e na fhear-ceasnachaidh. Chriochnaich e obair fo'n ghrein ann an *Newtonmore* anns a bhliadhna 1891, air dha bhi tiomchull ceithir fichead bliadhna a dh'aois. "An ti a shiubhlas le daoinibh glice, bithidh e glic; ach sgriosar companach nan amadan."—(Gnath. xiii. 20.)

NEIL CAMERON.

# *CONTENTS.*



# *ADVERTISEMENT.*

THE Author of the following Pieces was a native of Sutherlandshire, and resided from his youth in the heights of the Parish of Kildonan. He was born in 1719, and died January, 1782. Though destitute of the advantages of education, he was one of the most celebrated Christians in that, or perhaps any other country. He possessed a clear and comprehensive view of Divine truths; and discovered (what, alas! is more rarely to be met with) a deep and practical experience of its power on the heart and life. His memory to this day in that country is much and justly revered, and will be long embalmed in the hearts of many who knew and could appreciate his worth. It will be seen from the following Pieces, that he was also a Christian Poet, and that in no ordinary degree. They were composed on different occasions; and most of them relate to occurrences in the ways of Providence respecting himself, of which he was not an inattentive observer. They may nevertheless be useful to others, and especially to serious and exercised Christians. It is with this intention, and at the importunity of friends who reckoned them worthy of being preserved, and more generally spread, that they are now published. The work necessarily labours under the disadvantages of a posthumous one; and the dialect in which it is written, but which it was not thought proper to alter, may not be quite intelligible to those in the more southern districts of the Highlands. It is hoped, nevertheless, that its circulation may be attended with no small degree of usefulness; and, under this impression, we most cordially give the Publication our humble sanction.

JOHN MACDONALD.
JOHN KENNEDY.

# LAOIDHEAN SPIORADAIL.



I.—*Oran a rinn e 'n uair a bha nithe an t-saoghal so 'ga thréigeadh.*

'S MITHICH dhomhs'a bhi tuirsgeadh,*
  'San dus a' triall m' fhàgail,
Is m' aghaidh chuir romhan,
  Ann an gnothaich mo thearnadh;
Ach dar sheallas mi stigh,
  Air seana-chridh' cheud Adhamh,
'S mòr th'orm do leth-ghrabhadh,
  Thug ur-chadal a bhàis orm.

Le cridhe gun chreidimh,
  Làn aidich gun ghràsan,
A ghabhadh le faileas,
  Mar dhearbhachd air tearnadh;
Cridhe a tha feòlmhor,
  'S leis nach deoin dhol dachaidh,
'S tha sealltuinn ri saoghal,
  Mar iodhal le tlachd ann.

Ach dar 'bheireas am bàs orm,
  'S nach fhàr mi dhul as uaith,
Bu mhaith an uair sin na Chriosd e,
  Gu m' dhiòn bho do cheartas.
Och is ochan mar tha mi!
  'S mi 'san fhasaich an cunnart,
Agus Iordan a bhàis
  Na chuan bàthaidh tha cumant.†

Mur fhaigh mi 'n caochladh glòrmhor,
  Air an fheòil a tha malluicht',

* Preparing for a journey. † Common.

Agus cobhair na Trìonaid,
  Do m' dhìon bho gach cunnart;
Cha ruig mi leas bhi 'g innseadh
  Ciod a dh' iomrainn gu tearnadh;
Cha dean ni's lugh' no Criosd e,
  An Iobart tha làidir:

A fhuair buaidh air an t-saoghal,
  Air daoine 's air Sàtain,
'Sa dh' fhosgail geatacha' Shioin
  Do gach neach a chaidh thearnadh.
Bheiream comhairl' oirbh 'bhràithrean,
  Na'm b'àill leibh 'bhi beò,
Gun sibh d'ur milleadh le saoghal,
  'Tha 'caochladh mar cheò.

Nach 'eil sibh 'faicinn na daoine
  Th' air leaghadh sìos leis mar ròin,*
A chuir an cul'aobh ri Criosd leis,
  'Sa leig dhiubh a bhi beò:
'S mòr mo thruas ris gach duine,
  'Tha 'n taobh muigh do 'n Fhear-thearnaidh,
'S tha fathast na *strains'ear* †
  Do mhac cinnteach Israeil.

'S mi chinnteach an oighreachd,
  'S cha 'n fhoighnich mi a h-àireamh,
Cha 'n 'eil i ac' ach air earball,
  Dar dheargas am bàs orr';
Dar dheargas am bàs orm,
  'S nach fhar mi dul as uaith;
Dar dhiùltas na glùinean,
  'Sam beul nach dean labhairt:

'Sa chluais nach dean clàisdean,
  'San t-sùil nach dean faicinn;
Tha so 'gam agair ni's tric' gu ùrnuigh,
  Mo thìm a bhi caitheamh;
'Sam bàs a' tighinn dlùth dhomh,
  Nach gabh diùltadh dar thig e,
Le comhairl mo chàirdean,
  Le ràthan no bileach.‡

* A sea animal. † Or, coigreach. ‡ Bills.

Ach dar gheibh am bàs so comas,
  A Sion bho 'n Tighearna,
Thig e-san mar Earraid
  Le cabhaig do m' iarraidh :
Ach cionnus dh' fheudainns' bhi beò
  Mar biodh Stòras an Athair,
A thug Criosd na Glòire,
  Mar lòn dhomh ri chaitheamh.

Ach dar sheallas mi 'sìosa,
  Orm fhein a chlùit * shalach,
Cuiridh sud mi gu h-ìosal
  A sios aig do chathair ;
Aig cathair do thròcair,
  Tha sòlas ri fhaighinn,
Na 's mò na saoghal,
  Ged dh'fhaodt' a ghleidheadh.

Tha 'n Spiorad Naomh ann,
  'S e mar Shoar † a sior shnaidheadh ;
Dheanadh Creidmhach a cealgair,
  As an earbainnse ma'anam :
Dh'earbainn ann m'anam,
  Is dheanainn deth bràthair,
Le gaol ni bu doimhne
  Na gheibheadh aon mhac mo mhàthair,

'S ma's e 's nach bitheadh e,
  Ach na dhuine 'thaobh nàduir,
'S goirid a leanadh e mise,
  Tre mheadhon mo náimhdean ;
Far am bheil naomhachd,
  Tha mìneachd is irisleachd ;
Tha saorsinn is càirdeas
  Anns gach cearnaidh ri shireadh :

'N tra dh'eir'eas a Ghrian orr'
  A nios gu suilleach,
Gheibhear iadsan an tra sin
  Mar aon āl ann do bhroilleach :
Is e so am bainne,
  Tha fallain gu àrach,

* A clout. † Carpenter.

'S anns nach 'eil a chrodhaich,*
  Ged a tha 'ar 'ga àicheadh.

'Se gliocas na nathrach,
  Agus *puision* † an t-*Satain*,
Dh'fhag mis' cho an toileach
  Air an talamh so fhagail:
Ach na 'n tigeadh 'n geur-leanmhuinn
  Sin dar dh' aithnicht' na bràithrean:
Oir theicheadh iad cuideachd
  Mar chaoraich do 'n fhàsaich

'S ged sgapaidhte bho chéile
  Cha 'n eugadh an cairdeas,
'S cha sguireadh iad a dh' ùrnuigh
  Ged a bhùitichte bās orr';
Ged bhuitichte bās orr',
  Bha lorg Dhaibhidh 'gan cobhair,
Dheanadh an cumail a 'n aird,
  'N uair b' aird na tonnan.

A bheireadh a null iad air Iordan,
  Gun am brògan a bhogadh,
A stigh air geata' na gloire,
  Sud an ceòl ac' gun obadh;
Tha 'n ceòl ac' gun obadh,
  Is aobhar ogan gu brach e,
Do chlann na h-ath-bhreith,
  Oir gheibh iad án sāth dheth.

Ach ma shiubhlas iad mi-cheart,
  Cha chaomhainn e stracain; ‡
Cha toir e buill dhoibh diomhan,
  Ach d' an dion o 'n t-Satain.
Nach truagh leatsa daoine,
  Tha gun naomhachd gun ghrasan,
Gun dearbhachd o 'n fhìrinn,
  Air cinnteachas tearnaidh.

Tha 'n creach air an cul'aobh,
  Tha 'n sùilean air iadhadh,

* Something that adulterates the milk. † Poison. ‡ Stripes.

Tha 'n cridhe na shuidhe,
Air nithe di-buan ri 'n iarruidh,
Nach cruaidh leat cuid do luchd comuin,
Gun sùgh ach alladh * ghrasan,
A tha nan luidh' ann am muineas †
Fo dhalladh aig Satan.

A thilg thairis an fhìrinn,
A tha 'g innseadh mar 'tha iad,
'S nach teid anam gun naomhachd
A chaoidhch' steach do Phārras.
Ach na 'n chleachda sibh dìcheall,
'Sa chealgaireachd aicheadh,
A dheanamh fathasd 'n 'ur naoimh sibh,
'S'n ur luchd-aon-tigh air fhrādaich.

Na smuainichibh a chairdean,
Nach bu chradh leam 'ur dìobhall
Dar thig laithean an fhoghair,
Is tìm taghaidh nan diasan,
Dar thig laithean an fhoghair,
Is tìm taghaidh nan diasan,
Gach neach gheibhear gun ghrasan,
Gheibh a Satan a sios iad.

Ach cha 'n urra' mi innseadh
Gach ni tha na chradh dhomh,
Mheud 'sa tha mi a' faicinn
Do mhi-chleachdadh air t-fhabhar,
'N deigh daoine bhi tainneadh,
'San t-aran air aicheadh,
Tha iad a rithist àir tionnda'
Gu cleamhnas ri 'n abhaist.

Gu cleamhnas ri 'n abhaist,
'S cùis chraidh bhi 'g am faicinn,
Le ith agus le ōl,
Le an-steòrnadh 's mi-chleachdamh;
Cuid eile cho chrion diubh
'Deanamh dia agus taic dheth;
'S mur caochail sibh abhaist,
Bithidh 'm bās na chùis ghrabh dhuibh.

* Cliù. † Sloth.

II.—*A' tagair gu 'm bitheadh an Tighearn na dhìdean dh'a an cruaidh-chàs, agus air stiùir anam a' dol tre an t-saoghal.*

Och a ghaoil! bi air mo stiùir,
  Oir 's iomadh sùil tha 'g amharc orm ; *
'S freumh an uilc nach deach a bhuain
  Mar eunlath a' cruinneachadh :

Dar dh'éireas iad-san a suas,
  Bitheadh do lāmhs' gu luath 'san eadargain ;
'S bitheadh naomhachd 'gabhail buaidh
  'Measg an t-sluaigh gu maireannach.

'S far na thog thu clach as ùir,
  Cha dùchas leat bhi dealachdain:
Is cho olc 's gu 'm bi do chlann,
  Tionndaidh tu dhachaidh iad ;

'N uair a bhitheas an raidean cām,
  Cha chaomhainn thu an ceasnachadh,
'N uair a bhitheas an cridhe teann,
  Labhraidh tu ri 'm faireachdain.

Ach, O! gabh truas ri talamh bān,
  Tha fathast slan gun charachadh ;
Is cuir-sa sìol air bharr nam beann,
  Oir gheall thu ann a t-fhacal e :

Is cho olc 'sa gu 'm bi an grùnd,†
  Bithidh sguaban tròm tigh'n dhachaidh dheth,
Dar bheir an aimsir toradh tròm,
  Gun duille chall no dhealachdain.

Is tu mo ghaol, is tu mo ghradh,
  Na 'n t-òr is fearr ri fhaighinn thu,
Nach bi air do thionnda' gu cradh,
  'S nach urra 'm bas do dhealachadh :

* In this Song, every four lines form a stanza ; each two lines to be twice repeated (which make eight), and that in the following manner, viz.:—The third and fourth to be repeated also as the fifth and sixth, and the sixth and seventh begin the next stanza.

† Ground.

Oh ! nach fuiling sibh dhomh 'radh,
  Gu 'm b'aluinn peighinn sporan* dheth,
Ach 'sann a tha mo thruas gu brach
  Ris a phairt ud nach d'fhairich e :

Ach cha 'n 'eil leigheas air an cās,
  A 's fearr na bhi feitheamh ris ;
Oir iads' a leanas chum na crìch,
  Bithidh an sith-sa maireannach :

Deasaichidh 'se 'n crùn air an ceann,
  'Se so mo chlann 's cha 'n eagail doibh,
Ach se tha 'n diugh na chùis bhròin,
  Laghad beò is faireachdain :

'S cha 'n 'eil neach an staid nan gràs.
  Nach 'eil a' cradh a ghearain so,
O, nach ann bhitheadh fhios agam c'ait bheil smùd,
  'Sa chuilc bhrùite ri fhaireachdain :

Ach am pàrtaichinn mo ghaol,
  'S gu cleachdainn saorsa m' fhaireacdain,
Gheibheadh sinn beath na naoimh,
  'S thigeadh sinn gu fearrachas :†

Anns an tìm an d'thigeadh chrioch,
  Bhitheadh i na beannachd dhuinn ;
Gheibheadh sinn n-ar di-sairse'‡
  Bho chorp a bhàis 'san dealachdain :

'S gu 'm b'e sud an aobhar chiùil
  Ri lath' ceò mar th'againn so,
Bhi 'dol a stigh do thìr Chanaain,
  Do ghabhail làn gun dealachdain :

An fhearainn nach d'théid an daors',
  Is air nach caochail maighstir ;
'S gach neach a thàras a dhol ann,
  A chaoidh cha 'n fhaicear ainnis orr' :

Ach bithidh aca-san r'a radh,
  Gur bochd a bha sinn 'roimhe so.

* Allusion to pocket-money. † Social intercourse. ‡ Discharge.

O ! am feud sud a bhi gun ghaol
Do 'n Trionaid uile-chumhachdach :

Do 'n Fhear-shaoraidh is mò glòir,
A bha 'san fheòil gu fulachd ann ;
S do Athair nan uile ghràs,
Rinn an t-slàint so ullachadh.

---

III.—*Oran a rinn e ann am Muilean, a' faicinn an uisge a' tighinn air, agus anam féin tioram, mar lomradh Ghideon.*

Mo thruaighe léir ! mo thruaighe léir !
Mo thruaigh' léir ! mar 'tha mi !
'Tha mo lomradh uile tioram,
'S coslach mis' ri fàsaich :
Ma labhras mi air cruas cridhe,
'S daighean streangan* Shatain ;
Ma labhras mi mu inntinn dhorch,
Tha i doirbh ri rèiteach :

Mo thruaighe leir ! mo thruaighe leir !
Mo thruaigh' leir ! mar tha mi !
Tha mo lomradh uile tioram,
'S coslach mis' ri fàsaich :
Ma labhras mi mu pheacadh 'n t-sannt'
'Se ceud-ghinn clann an t-Satain,
'S ma labhras mi air anam marbh,
'S dlùth do dhorsa' bāis e :

Mo thruaighe leir ! mo thruaighe leir !
Mo thruaigh' leir ! mar tha mi !
Tha mo lomradh uile tioram,
'S coslach mis' ri fàsaich :
Ma labhras mi mu thoil tha truaillidh,
'S gruaimeach mi ri m' fhagail ;
'S ma labhras mi mu 'n eas-chreidimh
'S leibideach a phlaigh e.

* Strings or cords.

Mo thruaighe leir! mo thruaighe leir!
  Mo thruaigh' leir! mar tha mi!
Tha mo lomradh uile tioram,
  'S coslach mis' ri fasaich:
Ach na 'm faicinn buidh'n eile 'sileadh,
  Bhithinn-sa ni b' fhearr dheth;
'S cha chreidinn nach fhaighinn mo shlaint
  Na 'm bitheadh rān* 'san fhasaich.

Mo thruaighe leir! mo thruaighe leir!
  Mo thruaigh' leir mar tha mi!
Tha mo lomradh uile tioram,
  'S coslach mis' ri fasaich:
Ach 'se th'air mo tholladh easbhuidh comuinn,
  'S mi fo alladh crabhaidh;
'S cha 'n 'eil e air an taobhs' do ghlòir
  Na ni mo leòn-sa charadh:

Ach tha mis' feitheamh air an uisg'
  Mar thalamh tioram Ahaib,
'S dar a ni Elijah ùrnuigh,
  Theid mo chùis-sa rèiteach;
Thig na frasan air a ghrund,
  'S bi'dh meas an fhuinn ni's fear dheth,
'S gheibh mis' ol' a theid mo làmp
  Na 'm boil le ceann an t-Satain.

'S gheibh mise' ol' a theid mo làmp
  Na 'm boil le ceann an t-Satain;
Oir a tha m' Fhear-saoraidh beò,
  'Se sud mo ghlòir 's mo ghaird'chas:
M' Athair muileach glormhor',
  M' Athair muileach glormhor',
Bhi 'smuaineachadh air meud do *ghibht*
  'S mor ri mheas do throcair.

Bhi' smuaineachadh air meud do *ghibht*
  'S mor ri mheas do throcair;
'Se th'air mo phian' meud mo chrionadh,
  'S mi 'san fhíonan ghlormhor;
'Se th'air mo phian' meud mo chrionadh,
  'S mi 'san fhìonan glormhor,

* Cry or weeping.

Ach dar thig an dealt bi'dh figis pailt,
Is falbhaidh 'n tìd * reothts' uainn'.

Ach dar thig an dealt bi'dh figis pailt,
Is falbhaidh 'n tìd reothts' uainn'.
Ged 'eil mis' fuar, tha d'ghealladhs' buan,
Ge fhaigh mi suain de 'n traigh so:
Dar thig an tuil bi'dh 'n airc sa mhuir,
'S bi'dh na sionnaich air 'm bāth'adh,
Theid Noah 'steach, E-fein 'sa shliochd,
'S cha d'theid a h-aon diubh fhagail.

---

IV.—*Oran a rinn e aig àm an d'robh e ann an tinneas mòr.*

Cia b'e shireadh a lath'r-san,
Bu chomunn e nach failingeadh,
'Se nach deanamh m'aicheadh
Dar bhithinn 'sās am fheum;
Oir tha chairdeas maireannach,
Is iom'dh ni a' leantuinn air,
'S mairg ris nach canadh tu,
O is leanabh dhomh thu fein!

Oir tha thu stōrasach,†
'S prothaiteach a' t-ōrdruighean,
'S bithidh t-fhirinns' a' seoladh,
Gach neach d' an eól thu fein;
Nam b'aill leat bhi urramach,
'S do chairdean bhi maireannach,
Feuch g'an sir thu cleamhnas
Ri teaghlach uasal ard.

'S ma 's maith leat cinneanta' i,
Bitheadh smior na h-uile fin' innt,
Is dar ni e 'n cruinneachadh,
Is cionald air a threud;
Is na ni e fhagail
Ged bhiodh ann do chairdean,

* Season. † Wealthy.

Cha 'n fharmad leam an abhaist,
Is aobhar craidh iad féin.

Oir bha peacadh dualach dhoibh,
Bithidh ifrinn ac' na tuarasdal ;
'S bithidh ceann an fhuathais,
A' raighadh orr' gu sior.
Ach Médail an t-Oighr' uasal
Bha 'sa bhitheas buadhach,
'S gach neach bheir gradh d'a thuairsgeul,
Bithidh thuarasdal d'a réir.

Oir tha e uile grasmhor,
Is cuimhneach air a chairdean,
S fhad 'sa mhaireas dh'a-san
Cha 'n fhaic e iads', a'm feum,
Ged bhitheadh iad gun aodach,
Gun olainn air na caoraich,
Gun arbhar anns na raonta'
Am feasd cha dìbir e-sa.

Ged thiormaicheadh an teudan,
Bithidh é-s' mar dhealt 'sa cheitean,*
Is bheir e fas d'an geugan,
'S cha ghabh e éis dheth miann :
Dar sheallas e le 'shùilean
Air sionnaich bheag na' cùilean
Tuitidh iad gu'n glùinean,
'Se sud an lùths' a chrion.

Ach 'se mo ghradhsa fìonain
Do nach dual bhi crionadh,
'S air nach dearg na sianntan,
Gu milleadh sìol 'sa ghrund.
Na'n suidhicht' ann na geugan,
'S criona a tha fo ghrèin,
Dh' fhasadh iad mar Shèdar
'S mar Lebanon nan crann.

Oir thionndadh chraobh-fhìon iad,
Gu 'naduir féin gu sgiamhach,
Agus chidht' orr' fìogais,
'Bha air crionadh anns a ghleann,

* A season in the month of May, so called.

Bha roimh' so 'san fhasach,
Nan cnamhan tioram fasail,
'S dar shìn è-s' ri 'n aiteach,
Gu brach cha 'n iad a bh' ann.

Oir fasaidh iad gu h-uallach,
Mar chraobhan phailm buadhach;
Bhi'dh fìg's 'n ait a chluaran,
'S an t-uan an ait a mheinn:
Ach b'e so na laith' bronach,
Le aideachadh is eòlas,
'Smuaineachadh gur beò iad,
'N uair nach eòl dhoibh 'm bas.

Cha'n fheud meas na naomhachd
'Bhi air mnathan no air daoine,
Dh' easbhuidh ath-bhreith fhìrinneach,
Air inndreachdan tre ghras,
O! nach d'thoir iad gaol duit
Ris na chleachd thu saorsain,
'Sa bhuannaich thu le naomhachd,
Bho dhaors' an dara bas.

Na 'm bi'dh cuimhn' air cairdeas,
Is taisbeanadh do ghraidh-sa,
Cha bu sheirbhis bheulach
A bheireadh iad-san dhuit;
Ach umhlachd le dìcheall,
An spiorad 'us am fìrinn
Ath-bheothaich sinn le naomhachd,
'Se sin dar ni sinn leat.

---

V.—*Tuiteam an duine bho Dhia: tearnadh tre Chriosd—Di-chuimhne Dhaoine air maitheas an Tighearn—agus an dimeas air an ath-bhreith.*

Ar sinnseara bho thùs,
Dar chaill iad an lùths,
Mhill iad an cùis air sùsdan* àl.

* Thousand.

Tha 'n truailleadh so lionmhor,
Dh' fhag mis anns an fhìonain
Mar chraobh th' air criona' gun fhig's gun bhlàth.

Ach moladh do 'n Trionaid,
Ghlormhoire, sgiamhach,
A phlanntaig dhuinn fìonain tre lionmhorachd gràis,
Is fearr na lios Edein,
Gus an d' thainig a bhèist* ud
Le meas na geug agus breug ann a beùl.

'N sin dh' fhàs peaca' ro lìonmhor,
Tha dhomhsa na phiana',
Dh' fhag mis' cho mi-sgiamach, 'm fianuis mo ghràidh.
Ach meudal an t-Adhamh,
Nach meallor 'sa ghara'
Chuir cath air an t-Satan 'sam fhàsaich mar tha.

Cha chualas riamh Righ,
'Chuir cath ré a lìnn,
Gun duine 'bhi ann ach e-féin ;
'S ged dh' fhuiling e 'm bàs,
Gu 'n d' bhuannaich e 'm blàr,
Le ais-eirigh àluinn na dheigh.

'S dar dh'eirich e suas,
Gu 'n d' choisinn e duais,
Ni beartach a shluagh gu léir,
Cha 'n airgiod 's cha 'n òr,
A dh' fhalbhas mar cheò,
Ach gràsan is gloir na dheigh.

Ach gheibh iad faraon,
Uaithe ann an tìm,
Uiread 'sa chi e orra feum,
'S gur am faigh iad na 's àill,
Dh'earbainn-s' gu 'm b'fhearr
Fhàgail gu àilgheas féin.

Tra chunnaic e'n tùs,
Mar a chluich iad an cérs',
Dar thug e dhoibh dén gun fheurs,

* Alluding to the Tempter in the shape of a serpent.

Rinn cumiachd bhò*
Dheth meallan de 'n òr,
A tabhairt dha glòir gun chéill.

Gun sealltuinn a suas
Ri Athair na truais,
'Sgoilt dhoibh an cuan 'nam feum,
Thug iadsan a null
Air muir is air tuinn,
S' chuir Pharaoh an ghrund gu leir.

Tha e-sa 'sa shluagh
'Nan luidh anns a chuan,
'S cha 'n fhacas an gluasad na dheigh
Ach shaoilinns' gu 'm buair'
A thainig air sluagh,
Dhi-chuimhnich cho luath dhoibh 'm féum

Ach thugamaid glòir
Do Athair nam beò,
'Dhéilig† cha tròcaireach riu ;
Thug aithne do Mhaois,
G' an gabhadh e' n laogh,
'S g'an ruithead e ris air uisg.

G'an deanadh iad òl,
'S gu'm faicid le bròn,
Gur dus agus ceò 'bha 'n sud.

Ach tha 'n ath-bhreith an tràths'
Air a meas anns an àls',
Gu 'm foghain blàth airson meas ;
Ach 's grabhail am bàs
Do dh' easbhuidh a ghràs,
Bithidh esan na phlaigh a ni sgrios.

Ach pilleams' a rithist
Do m' ionnsuidh fhéin,
D'an dùchas bhi crion air bheag meas
'S mar biodh gur buadhach
Do thruas is do ghras,
Bhithinns' air m' fhagail ris.

* The Golden Calf. † Dealt.

VI.—*Oran air Glòir agus buaidh na h-Eiric a phaigh Criosd airson nan daoine taghte.*

Athair na glòire
  Tha do thòrcair do-aireamh,
S tha 'n ath-bhreith na daighneachd
  Air an oighreachd a 's airde,
Air a sgriobhadh le Daimon,
  Is fuil an Oighre, na h-earlas;
'S ann air a chrann-cheus'
  Chaidh 'n eiric a phaigheadh.

'S ann air a chrann cheus'
  Chàidh 'n eiric a phaigheadh,
'S ann tre thoradh na fola
  Fhuair thu rathad gu tearnadh
'S nam boil le innleachd an deamhuin
  Thùg e mach a Dhi-sairse'*
Leis an ais eirigh ghlòrmhor,
  S' mòr a ceòl do na cairdean.

Leis an ais-eirigh ghlòrmhor,
  'S mor a ceòl do na cairdean,
'S i siach-inntinn an Athair i,
  'S i taitneas nan naoimh i:
'S i criòchan an lagh,
  'S i seadh na h-uile ìobairt;
'S mairg tha gun fhìor-ghras,
  Dheanamh sta dheth Fear-saoraidh.

'Sann tha a mi-shealbh† siorruidh
  Air daoine fiadhaich gun ghrasan,
Th'air an sìtheachadh le nadur,
  Bheir a mhain iad gu Satan;
Ri smuaineachadh air nadur,
  'S cùis chraidh bhi 'ga innseadh,
Cha chreid e gu tearnadh,
  'S Cha 'n 'eil sgath air roimh dhiteadh.

'S mairg tha gun fhìor-ghras
  Dheanamh sta dheth Fear-saoraidh,

* Discharge. † Misfortune.

Bheireadh null sinn air Iordan
  Gu tir ghlormhor na saorsainn,
Far nach 'eil cìs do Chesair,
  No luchd èigin ri fhaotuinn,
Ach far am meal iad a lathair
  'S a chairdeas gun chaochladh.

'S e chuir am *battal* is buadhaich
  Bha riamh anns an t-saoghal,
O'n t-seathadh uaire, gus
  An d' rainig e naoi dhiubh,
Cha d' robh aige fear fuaraidh,
  'S e a chruadal thug saorsainn ;
S' mairg tha gun fhìor-ghras,
  Dheannamh sta dheth Fear-saoraidh.

Cia b' aig am bheil cuinneanan glan
  Gu aithneachdain naomhachd,
'S eigin dha-s' bhi craiteach
  Airson fasuidheachd dhaoine,
'S eigin dha-s' bhi craiteach
  Airson fasuidheachd dhaoine,
'S mairg tha gun fhìor-ghras,
  Dheanamh sta dheth Fear-saoraidh.

'O nach dean iad do mholadh,
  'Mach a fineach' na talmhuinn,
Aig am bheil fuil a chrathaidh
  Air posta an anama ;
'S gach neach gheibhear d'a h-easbhuidh,
  Mar threabhar air gainmheach,
A leagas na stoirmean
  D'ar dh'fhalbhas a Chaingis.*

Bheirinn mo chomhairle
  Do gach neach tha 'san t-saoghal,
Iad do shireadh le ùrnuigh,
  'San sùil ri Fear-saoraidh,
Ag iarruidh an Lighiche,
  Fhad 'sa tha e ri fhaotuinn,
'S mairg tha gun fhìor-ghras,
  Dheanamh sta dheth Fear-saoraidh.

* Whitsunday.

Oir tha 'n tìm air a caitheamh
'S tha 'n aoise mi-chinnteach,
Agus aignidhean lìonmhor,
Cho fuar ris na faolaich ;*
'S còmhradh cho falamh,
Dh' easbhuidh salluinn na naomhachd :
'S mairg tha gun fhìor-ghras,
Dheanamh stà dheth Fear-saoraidh.

Oir tha 'n tìm air a caitheamh,
'Sa 'n aoise cho mi-chinnteach,
'S ma theid i uile seachad,
'S beag taitneas gach ni dhuinn,
'S ùrnuighean lìonmhor,
Gun sgiamh annt', gun fhírinn ;
S' mairg tha gun fhior-ghrās,
Dheanamh stà dheth Fear-saoraidh.

Ach 's tu an toiseach, 's tu 'n deireadh
'S tu 'n Alpha 's Omega,
'S bithìdh mi-shealbh siorruidh
Air gach shluagh 'ni do thréigeadh.
Ach 's tu an toiseach, 's tu 'n deireadh,
'S tu 'n Alpha 's Omega,
'S bithidh mi-shealbh siorruidh
Air gach shluagh 'ni do thréigeadh.

---

VII.—*Gu bheil gach duine tha air ath-bhreith gun aobhar ghearain.*

Na bitheadh duine de 'n bharail
Gu bheil e son' anns an t-saoghal,
Tha na choigreach do 'n ath-bhreith,
'S tha falamh de naomhachd,
Na bitheadh duine 'gearan,
Air cruaidh-chàsan tìmeil,
Fhuair greim air an ath-bhreith,
'Sa tha sealbhachadh naomhachd.

* Faoilteach.

'S nàr' 's nâire ri chlàistin,
Leanabh ghras' a bhi 'gearan,
Tha 'sealbhachadh naomhachd,
'S tha cinnteach a ath-bhreith ;
Oir cha 'n 'eil staid nan Righrean
Ach mar chruinn-leum na crealaig,
'N lā is teithe 'san t-samhradh,
Sud an geamhradh 'ga caitheamh.

Ach cha bu mhaith leam mo bhraithrean
Fhagail cho chumhang
Ri creidimh na dearbhachd,
'S fhuair sealbh ann a fhulang ;
Cha 'n ionann Glòir agus tim,
Cha 'n ionann daoin' agus Dia,
Cha 'n ionann gaol re fad lā
Agus gaol a mhaireas gu sìor'.

Oir tha gach comunn crìochnaichte
'Crìonadh aig a bhās,
Dar tha gaol nan naoimh a' tòiseachadh
D' an dualachas 'bhi fàs,
Tha 'n gaol sin gu nadurach
Ag éiridh 'nàird bho ghràs,
'S bho ghin na h-ath-bhreith fhirinnich,
Le Spiorad Naomh nan grās.

M'ulaidh is m' aighear,
M'aighear 's mo ghradh thu,
Co ris an sìneadh tu
Nach d'thugadh tu gu gradhan,*
Ged bhitheadh ann *Légion*
De dh'armailt an t-Satain,
Chuireadh tu 's na mùcan iad,
'S do Ifrinn, na 'm b' aill leat.

Ach 'se th'air mo sgaradh
An talamh 'bhi na fhasaich,
Na naoimh air 'n toirt dhachaidh,
Is beag a' tighinn 'nan àit san ;
Ach nan tòisicheadh tus' ri oibir',
Sgiobalt theidheadh ceann oirr',

* Gu feum, no bleadh.

Bheireadh tu fàs air a chruithneachd,
'S mharbhadh tu an t-an-lus.

Ach tha breitheanais nan Iùdhaich
Air tighinn dlùth dhuinn 'san âm so,
An soisgeul bhi gun chumhachd,
'San ath-bhreith 'bhi gann ann;
An soisgeul bhi gun chumhachd,
'San ath-bhreith bhi gann ann;
'S mar dean thus' ar pilleadh
Theid ar milleadh 'sa gheamhradh.

M'ulaidh is m'aighear,
M'aighear agus méudal,*
'S tu thiorc Ninebheh,
Dar bha i air a treigeadh;
Chual thu a sgread
Is fhreagair thu an éigh',
S rinn thu an teagasg
Le eagal is beag foghlum.

Cha 'n ionann sin is sinne,
Bha thu 'teagasg iomadh bliadhn';
'S dar thainig thus' 'dh'iarraidh meas oirnn',
'Se fhuair thu dearcan fiadhaich.
'S ged thoill sinn gu bràch
T-fhabhair d'ar treigeadh,
Se sealladh de Immanuel
'Shlanuicheadh gu leir sinn.

---

VIII.—*Oran a rinn e aig am an d'robh e gun lathraich, agus cuid de luchd-eòlas, gun a bhi a' breithnachadh maitheas an Tighearn dh'a, a' meas gu 'n d'robh a chor a nis ro-iosal. Fhuair e an sin, cosmhuil ri Iob, tuille is a dha uiread 'sa chaill e.*

Tha luchd faicinn is eòlais
Faicinn leòn anns mo chrann-chur,
Ach tha mis'mar Eithear† a seòladh,
'S mhuir fuidh 'ga h-iomchain;

* Expression of strong affection. † A boat.

Oir is maith do ghrasan
  Gu àrach an anamain,
'Se bann* is cinntich, a aran
  Na 'n talamh ri leanmhuinn.

'Se bann is cinntich' a aran
  Na 'n talamh ri leanmhuinn ;
Ged 'eil iomradh 'am bárail
  Mi 'bhi falamh gun earbs',
'Se 'm Bìobal mo bharrant,
  'S cha 'n eagal gur gann domh,
Is bithidh mi beò air an toradh
  As deigh do 'n fhaleas so tionnda'.

Cha 'n e dìth 's nach 'eil stòras
  Gu leòir aig an Athair,
Ach dìth 's nach fhuillings' fhaotainn,
  Ach lòn tide r'a chaithe'.
Dar bha Israel 'san fhasaich
  'Ga àrach le *manna*,
Cha d'robh cead a chuir cruinn ac'
  Ach na dh'imridht' gu chaithe.'

Ach 's cumhang goirid a bharail
  Th'aig daoine falamh gun ghrasa',
Air freasdal an Athair,
  Fhuair iomadh rathad gu tearna' ;
B'fhearr na nithe so fhoineachd
  Ri Eliah am Fàidh,
Dar bha e anns a charaig,
  Gun dad ann a lathair :

Chuir e fitheach do ionnsuidh
  Le meildidh† 'gu thearnadh ;
Le meildidh gu 'thearnadh,
  Mus fhaillinneadh aran ;
'S ged lobhadh na raointe,
  'S gun bheathach ni bhi 'san talamh,
Gheibheadh do phobulls' an arach
  As deigh do chach bhi falamh.

As deigh do chach a bhi falamh
  Tha 'm beath falaichte an Criosd ac ;

* Bond. † Lòn, biadh.

'S ann dheth feartain na fola
Fhuair' iomadh rathad gu dìon doibh ;
'S dar theid an eigheachd gu cala',
Chuir solus air gniomhra',
Gheibh iad saors' o'n eallaich,
'S bho na tonnan gu siorruidh.

Ach cha 'n ann 'san uilean air cluasag
Tha thu 'cumail 'suas do phobuill,
No mar ainmhuidh 'san raon,
Tha 'ga lìonadh, gu cadal,
Ach a bhi air an ruagadh
Mar uain' 'am measg mhadraidh,
Is aid a' dùraigeadh 'm fas'chadh
An aon tra as an talamh.

Ach b'e so latha na dubhaich
Do luchd subdaich an t-saoghail,
A bhi 'teannadh stigh orr',
Tìm tearbaigh na'n naoimh uath;
Cha 'n fhaigh iad 'chaoidh' tuille
An tròcair a 's lugh' ann 'n tim uaith,
Ach bithidh 'cheartas 'g an craidhneadh*
Ma' ri deamh'na dhoantan.

Ma' ri deamh'na dhaontan,
Bithidh daoine gun ghrasan,
Thilg thairis an fhirinn,
Tha 'g innseadh mar 'tha iad ;
Ach dar thig lath' an tionail,
'S gach fine na lathair,
'S cùis chraidh a bhi faicinn,
Meud na feachd bhitheas aig Satan.

---

IX.—*Oran a rinn e aig am an deach mòr shluagh as an Dùthaich do America, air lorg foreigin na 'n daoine mòra.*

Tha mi 'faicinn iongantas
Air tighinn anns an àm ;
Cha 'n 'eil againn ach bhi 'g éisdeachd
Na chanas è-sa ruinn,

* Tormenting.

Buinidh nithe na follaiseach
  Dhuinne a's do ar cloinn.
Ach na nicheanan tha uaigneach
  'Se dhiomhaireachds' tha ann.

Ach tha mi 'faicinn faileas
  De na nithe bh'ann bho chèinn,
Dar bha pobull Israel,
  'San Eiphit ann am pèin :
Thug e le laimh làidir iad
  A mach bho Pharoah féin,
'S dh' fhosgail e an cuan doibh
  Dar 'luathaich e an deigh.

Tha mi 'faicinn deuchainnean
  An tràthsa air gach láimh,
Teaghlaichean bha urramach
  Air leagadh mhàn an ceann,
Seirbhisich nan Uachdarain,
  Is oighreachan na'n clann,*
An talamh làn de èigin,
  A Dhè co sheasas ann !

Tha mi 'faicinn rìsdich
  An fhìrinnn air a ceann ;
Doras a bhi air fhosgladh
  'N uair a bha an iomairt† teann ;
'S na'm b' chlann cùmhnant
  A dhùraigeadh dhul ann,
Dh'fhosgladh e na flaitheanas
  Mus d'thigeadh iad gu mall'.

S' ged theidheadh iad do Char'lina,
  No do mhir tha fo 'n ghréin,
Cha b' urra dhoibh tachairt
  Ach ann an talamh féin ;
'S iad oighreachan na 'n geallaidhean,
  'S bithidh 'n solumas ‡ d'a reir ;
'S ged thigeadh iad gu cruaidh-chas
  Theid fuasgladh orr' na 'm feum.

* Aig an àm so bha Iarla Chat is Mor'ear Mac-Aoi air an toirt air falbh le bàs, agus an oighreachan na 'n clann òg.

† A rig of land. ‡ Abundance.

Tha mi faicinn iongantas,
  Air tighinn anns an àm,
Ach se coi-lionadh na fìrinn e,
  Bha air innseadh dhuinn roi' làimh ;
Gu 'm bitheadh àite aonarach,
  Daoine air 'n cuir ann,
'S gu 'm bithdeadh iad air aitireadh*
  Le caiteal agus clann.

Feudaidh 'n glan 'san salach,
  Bhi 'n aon-uair anns an long,
An cogal is an cruithneachd,
  Bhi air an cuir 'san aon fhonn,
Is fàsaidh iad cuideachd,
  Gus am bi am foghar ann,
Dar thig tìm na dealaichdean
  Eadar cruithneachd agus moll.

Ma chanas sibh gur breugach so,
  Leughaibh e bho 'n tuil:
'N uair nach d'robh air fhàgail
  Ach an àirc gu sìol-cuir,
Ma leughas sibh gu grund e
  'S eigin dhuibh an sguir,
Ma 's breithnich sibh reusand'
  Gach creutair bha 'n sud.

Ach 'se tha cuir orm iongantas,
  Cionnus bha iad beò,
An t-uan agus am madradh
  Air an cuir anns an aon chrò.
An nathair is an duine,
  Chaidh an tùs leatha 'leon ;
Gach beathach glan 's neo-ghlan,
  Cionnus fhuair iad lòn.

Ged bhithinnse cho gòrach,
  'S gu 'n deònaichinn dhol ann,
Mar d'theidhinn air an rathad,
  Cha 'n fhada bhithinn ann ;
'S ann tha mo shùil ri baile
  Is fearainn nach bi gann,

* Inhabited.

Far nach caochail maighstir,
'S nach imir cliath no crann.

Tha uachdarain na 'n daorsainn
Do dhaoine anns an àm,
'G am fuadachadh 's 'ga teannachdadh.
Gu tìr ni maith do 'n clann;
Ach moladh bhi gu bràch
Do 'n Ti is airde glòir,
Fhuair amach am fosgladh ud,
'Sa dheasaich dhoibh an lōn.

'Se mo bharail air na càirdean,
Tha 'n trāthsa fada uainn,
Gu 'n dean Dia an lìbhrigeadh*
Bho chumhachd gaoith is cuain;
'G ged 'eil dàn mar dhùrachd†
Aig uaisle an taobh-tuath,
Gheibheir an cuid litrichean
Is teisteanas am buaidh.

---

X.—*Oran a rinn e air Coimhearsnaich mu 'n cuairt dha, a bh aann an amhreite, a caineadh 'sa deanamh rannaidheachd shalach do cheile: is a bha feumail ann an cosg' a chuir air an cleachdaidhean.*

Bho dh'ith sinn an Ubhal
Thanaig dubhaich is bròn,
'S iads' tha dh' easbhuidh na h-ath-bhreith
Gheibhear toibheum 'nan ceòl;
'S leòir mheud dhoibh mar pheanas,
Na leanas ri 'n dòigh,
'S ma bheir iad creideas do 'n fhìrinn
Tha i 'g innseadh na 's leoir.

Bha mi ceithir bliadhna fichead
Air aon inntinn riu-fein;
Ach airson sùsana de shaoghail
Cha d' theidhinn ris'd as an deigh,
Gu leantainn ri 'n àbhais,
Mar àbhais dhomh fein,

* Deliver. † Dan mor dhùrachd, means to have according to wish.

'S ma gheibh mis dhe fhabhar,
  Theid an còrr as a dheigh.

Tha naimhdeas na naithreach,
  'Ga fheuchainn bho thùs,
Air teachd bho Adhamh,
  Mar phlaigh air gach feòil;
'S mar fhaigh sibh an ath-bhreith
  An talamh na'm beò,
Gu 'n theid sibh gu Ifrinn
  Le dubhaich is bròn.

Iads' a chuireas do' n fheòil
  Bithidh bròn ann am buain;
Ach iads' a chuireas do na Spiorad,
  Bithidh solas 'nan duais,
Nach fhacas le sùilean,
  'S nach cualas le cluais,
Meud, doimhn', agus àirde,
  Am fabhair 'sam buaidh.

Bheirinn maitheanas bho m' chridhe
  Do gach neach fo 'n ghrein,
Na 'n deanadh iad tionndadh
  Bho gach taunt tha 'nam beul;
Cha bhi mi ris an rud shalach
  Tha gràineil annta féin,
Air am bheil aogais na h-Ifrinn
  A' struthadh bho 'm beul.

Nach ann a gheibheadh sibh solus,
  Is faireachdan bheò,
'S gu 'n deanadh sibh tionnda'
  A dhi'ionnsuidh nam beò,
Far nach 'eil gāmhaldas
  No taunt ann an ceòl,
Ach seinn agus moladh
  'Ga shealbhachadh 'n glòir.

'S tu 'm 'ulaidh, 's tu m' aighear,
  S' tu m' aighear 's mo ghràdh;
Shoillsicheadh 'n inntinn,
  'Sa chaochaileadh chàil,

Chuireadh gras anns a chridh'
  Is moladh 'sa bheul,
'Sa phridhigeadh* le naomhachd,
  Do naoimh anns gach lā.

Cha 'n 'eil gealladh 'san fhìrinn
  Bho thoisich gu crioch,
Air am bheil còir aig na daoine-s,
  Gus an caochail iad rian ;
Cha n 'eil bagair 'sa Bhìobal
  Air a sgriobhadh bho thòs',
Nach buin do na daoin'-s',
  Ach an caochail iad ceòl.

Ach bheirinn mo chomhairl,
  Na 'n gabhaid i uam,
Bhi leantuinn gach abhais
  A b' fhearr anns a duais,
Nan creideadh sibh 'n fhìrinn
  Mar dh'theudainns' a luaidh,
'S ann bu mho n'ur fabhar
  'Sa bhās, ge b'e uair.

---

XI.—*Oran do* ANNA MHURCHIE, *bean araidh ; ri àm foghar' fliuch, 'n uair bha i air a sarachadh le eas-chreidimh, agus thuirt i " Gur h-ann dhéilig Dia gu cairdeach ris a mhuinntir a thug e dhachaidh o an droch latha."*

ANNA, dheilig e gu cairdeach riu
  Do 'n d'thug e gras, 's tha ann,
Tha cinnteach a fhabhar, 'us
  Nach failinnich a chainnt ;
Ged lobhadh na raointean
  'S gun bheathch ni bhi 'sa ghleann,
Ma 's d'theidheadh h' aon diubh gun aran,
  Thigeadh manna 'nan ceann.

'S ged 'eil peacaidhean dhaoine
  'G eigheachd ditheachadh teann,

* In allusion to seasoning of meat with salt or pickle.

Agus tearc dhiubh ri fhaotainn,
  Tha na 'm fireana' ann;
Na 'm bitheadh h-aon diubh a'm baile
  Cha bhitheadh 'd tomhas ud gann,
Ghleidheadh sud dhoibh an talamh
  Gu sioladh fearainn is fonn.

Ach 's minig thug e baile agus baile
  'Seachad do fhalamhachd ann,
Is thug e dithis a teaghlach,
  Is nan deigh-san an clann;
Cha bu dearbhachd leam air e,
  Cainnt bha mho bheul,
Ach deiligeadh Spioraid,
  'Sa thaghadh na dheigh.

Ged tha mi 'n traths anns a gheamhradh
  Thig mo shamhradh na dheigh;
Ach bha an claidheamh air a tharruing,
  Is dòrtadh fola do reir;
Is gach breitheanas eile
  Airson peacana dhaoine,
'S geur-leanmhuin 'ga bhagair,
  Gu dearbhadh n'an naoimh.

Ach gach ministeir arain,
  'S luchd-comuinn falamh gun bhrigh,
Fanaidh iads aig a bhaile,
  Mar choin air alachd* gun di;
Ach dar thig àm feuchainn na h-ola
  Is coinneachadh 'n Righ,
Bithidh iads' air am pilleadh
  Gu 'n aimhleas bhibhuan gun chrìch.

---

XII.—*Oran a rinn e ri àm gainne, agus farmad air éiridh na inntinn ri pailteas a chunniac e aig coimhearsnach.*

Galar cràiteach nach gabh dhiom àicheadh,
  Air teachd bho Adhamh, lean m' airneans' a nuas;
Galar éigin leis nach b'àill mo thréigsinn,
  Faic a Dhé e, ag iarruidh buaidh:

* A carcase.

Galar claonail air feadh an t-saoghail,
Is chaidh sgaoilt air feadh an t-sluaigh;
'S mur fhaigh mi léine* de 'n aodach chéireach,
Bho Oighre Dhe, tha 'n còmhnuidh shuas;

'S mur fhaigh mi léine de 'n aodach chéireach,
Bho Oighre Dhe, tha 'n comhnuidh shuas,
An deis is àilte, nach imir tàilleir,
'S nach iarr luchd-ceird gu a deanamh suas.

'S ge b'e thàradh do 'n tigh a's àirdé,
Far am bheil àillteachd is brad na h-uails',
Dh'innseadh Daibhidh, Maois, is Aaron,
Peadar, is Paul, pàirt de a luach.

---

XIII.—*Oran a rinn e ann am bliadhna na gainne, rè Cogadh America; anns am bheil e a' gearan, dar bha mòran ag iundrain an aran aimsireil cho beag 'sa bha de mheas air an aran spioradail, bha pailt anns an tìr.*

M'ulaidh m'aighear, m'ulaidh m'aighear,
M'ulaidh m'aighear meudal;
'S tu fhreagradh glaodh na'm bochd,
Dar bhitheadh iad na 'n eigin;
'S tu a chaisgeadh cumhachd na goirt,
'N uair bu mhò a h-eighe,
'S tu a chaisgeadh cumhachd a chlaidheamh,
'N uair bu mho-a gheurad.

M'ulaidh m'aighear, m'ulaidh m'aighear,
M'ulaidh m'aighear meudal;
Ged a lìonmhoraich thu an t-aran†
Cha 'n 'eilear deanamh feum deth;
Tha na treabhaich‡ dul a mach,
'S cha 'n 'eil maitheas as an deigh;
Tha 'n Tigh-stòr air a ghlasadh,
Cò dh'fhosgaileas na seulach'?

* A shirt. † An t-aran spioradail. ‡ Ministeirean an t-soisgeul.

Cia fhad a bhitheas e na bhonna creidimh,
  Oibrichean is foghlum,
Is oibir na lagha o 'n bhaile
  Gun fhacal mu a deighne;
A chuilc bhrùit' cha 'n 'eil ri fhaighinn,
  'S smùd cha 'n 'eil ag eiridh,
Tha an Tigh-stòr' air a ghlasadh,
  Cò dh'fhosgaileas na seulach'?

Airson meud mo chiont
  Is lìonmhorachd m' eucoir,
Ged robh mise tric a' tagair,
  Cha fhreagairear m' eighe;
Ged robh mise tric a' tagair,
  Cha fhreagairear m' eighe;
Tha an Tigh-stòr air a ghlasadh,
  Cò dh'fhosgaileas na seulach'?

Dar bhitheas gach beul air 'n stopadh,
  Gun fhreagaireadh do 'n eighe,
Sud Prionns' na beatha air a chasan,
  Foisg'lidh mis na seulach.
Theid na treabhaich 'n sin a' mach,
  'S bithidh maitheas as an deigh,
'S dar bheir thusa dhoibh do ghnùis,
  Bithidh ol' is tùis ri'n teudan:

Is thig an dealt gu frasach pailt,
  'S bithidh gart is alt ag eiridh,
'S bithidh na mairbh a' tighinn beò,
  Le feartain glòrmhor fein uat;
Bithidh an t-uan an àit a mhadraidh,
  'S Criosd an àit an dragoin;
'S bithidh 'n fhàsaich na tobair uisg,
  Ged 'eil i 'n diugh na h-Eiphit.

Is bheir thu dhachaidh clann a chumhnant
  As gach taobh an d'theid iad,
Oir tha do ghealladh dlùth
  Do Iudhaich is do Ghreugaich;
Is as gach fine tha fo 'n ghrein,
  Ni thus a 'n aird do threudan,

'S cha chuir bith-bhuantachd an ceill,
  Mheud 'sa rinn thu dh'fheum dhoibh.

Thug thus' aodan do 'n chath,
  An lath' bu mhò eigin,
Dar bha flaitheanas is talamh,
  Agus ifrinn le 'chele,
Air taomadh 'mach 'na t-aghaidh,
  Dh'fhuaisgil thus' na seulach'.
M'ulaidh m'aighear, m'ulaidh m'aighear,
  M'ulaidh m'aighear meudal,
'S tu fhreagradh glaodh na'm bochd
  Dar bhitheadh iad 'nan eigin.

XIV.—*Oran a rinn e ann an tìmean trioblaideach.*

Gu'n tigeadh do rioghachd
  Mar lili anns a cheitean,
Le dealt na 'n gràs,
  Bheireadh fàs air na geugan;
Tomhas de 'n Spiorad,
  Do ghlanadh mic Lebhi—
A mharbhadh na sionnaich
  Lean mis' a lios Edein.

Mo thruaighe 's mo chradh,
  Gu bheil an sgeul ud na firinn!
Cho tearc is a tha iad,
  A tharas a h-innseadh,
Aig am bheil e ri fhaicinn,
  Beath' is cleachdadh na naomhachd
'S gu 'm feudar a chreidsinn,
  Gu bheil 'n teist'neas fior-ghlan.

Mo thruaighe 's mo chradh
  Gur e-sud an caradh air daoine,
Is iad 'tuiteam na 'n cadal
  Ann an seachranan claonaidh;
'S mur dean iad-fein tionnda
  Dh'ionnsuidh 'n Fhear-saoraidh,

Tha iomlan gu 'n tearnadh
   A lamhan 'n fhear-dith'chidh—

A lamhan an deamhain
   Tha 'gan cumail mi-rianail
An aghaidh a cheile,
   Le chuilbhearta' diomhair—
Mar leòmhan 'san talamh,
   Rinn an tuigs' mar chriathar;
Ge bhithear 'gan teagasg
   Cha ghleidh iad a bhriathar'.

Gu 'm bu naomh, 's gu 'm bu naomh
   Do t-ainm-s' a ta glòrmhor,
Gu 'm bheil fuighleach 'san talamh
   Do 'n d'rinn thu aithnicht' do thròcair;
Tha' thu cinnt' ann do dheilig,
   'S tha thu-fein dhoibh mar phòrsan,
'S tu 'mhaireas gu sìorruidh,
   'S cha chaith bliadhn' do stòras.

'Se aobhar chomhfhurt na 'n naoimh e
   Dar bhitheas iad a' cömhradh,
Cho foirfe 's tha 'n ulaidh
   Ruith eadar am meòran:
'S ann bu mhaith i gu a cleachdadh,
   'S cha d'robh peacadh 'na cnòdach—
Iads' do'n ulaidh an saoghal
   Sud iad saor dheth rè momaint.

Moladh bho an talamh
   Mar eòin 'gaireal anns a cheitean;
Mar chalmanan a ghlinne,
   'S iad a' guil airson ea-coir,
A' sealltuinn ris sa chaidh tholladh,
   'Tarruing beath as na gleusan,*
'S bitheas e-sa gu brach
   Mar dhìon laidir nach treig iad.

Nach h-ann 'sheideadh na gaoitean
   Air cnamhan tioram na fasaich,
Ach an deanamh e 'n tionnda
   Mar chraobh ghlas anns a gharadh:

* Leòintean.

Mar chraobh Lebanoin is ghiuthais,
Mar chraobh ubhail is phalim,
Bheireadh meas agus toradh
Nach gearradh am bās uath.

'S ann mar sud 'tha lios an Tighearn
Air a siòladh le gràsan;
'S ann 'n sud 'chithear gu soilleir
Deadh chladhach a ghàrnal—
Geugan an lagha,
'S dealt an t-soisgeil 'gan àrach,
Bheireadh meas agus toradh
Tre iom'dh ginealach 'sàlach.

Nach h-ann bhitheadh agam cridh'
Leis am molainn ni b'fhearr thu,
Airson teachd Fear-saoraidh,
Is saorsainn a ghràsan,
Fhuair buaidh air 'n t-saoghal,
Air daoine, 's air Satan,
'S ged luidh 'n eunlaith air 'n ìobairt
Cha do dhibreadh Abram.

---

XV.—*Marbh-rann a rinn e do Mhaighstir* HUISTEAN ROSS, *Ministeir a bha ann an Cildonnan.*

OCH is ochan mar tha mi!
'Triall gach là do Childonnan,
Ri bhi smuaineachadh t-àbhais,
Agus blàthaid do chomuinn;
Ge chòmhlaich an uaigh mì,
'S mi 'n uairean 'ga taghald,
Cha sheas i dhomh d'ait, ach
A' triall gu bràch as do dheigh.

B' fharasd' aithneachdan air do ghleus,
Gu 'n d' robh do speid a' dul dachaidh;
Dar theidheadh tu 'sa Chùbi,
Bhitheadh fion ùir anns an fheasgair;

Dar theidheadh tu 'sa Chùbi,
  Bhitheadh fìon ùir anns an fheasgair ;
'S gach neach a ghradhaich an fhìrinn,
  Bu chaomh leo do theagasg.

Tha mi 'cuir fhianuis air do naimhdean,
  Mur innseadh tu 'n fhìrinn ;
'S mur d' fhuair iad do theagasg,
  'S cuis eagail ri innseadh.
Bheireadh tu bainne do 'n uan,
  Agus biadh do 'n chaora',
Is gheibheadh tu do 'n t-sedair,
  A chuid fein anns an fhìrinn.

Bheireadh tu bainne do 'n uan,
  Agus biadh do 'n chaora',
Is gheibheadh tu do 'n t-seudair,
  A chuid fein anns an fhirinn ;
'S dar thig iad-san cuideachd,
  Cha bhi thus' air do dhiteadh :
Cha b'e sud do pheacadh
  Gu 'n ceileadh tu 'n fhirinn.

B'e sud Ministeir na comuinn,
  'N tra chruinnicheadh 'chòmhail,
Dhaighnicheadh oibir an dearbhaidh,
  Na 'm bu bheag na 'm ba mhòr i ;
Ach airson a chealgair bha
  Thu d'imcheist dha 'n còmhnuidh ;
Gheibheadh tu 'mach air a bhlas e
  'S air fhaireachdan còmhla'.

Be sud ceann nam peathraichean
  Agus cairid nam bràithrean ;
Thaobh na feòla 'sa spioraid,
  'S ceart a bheireadh tu gràdh dhoibh ;
Ceanna mna thu bha muileach,
  'S goirt a bhuin rith', do bhàs-sa ;
'S ma de'innseas mi 'n fhìrinn,
  B'e sud mo chaochla' cràiteach.

Gu'n cuimhnich an t-Ard-Righ
  Le fabhar do leanabh,

D'a gleidheadh 'san t-saoghal,
O gach baoghal is sgainnil;
Gu'n lean e le naomhachd
Bean na mìne 'bha ma' riut.
Riamh cha 'n fhaca mi h-aodan
Ach fial faolaidh is cainnealt.

Bu bhlath do na bochd' thu,
'S bu cheann-uigh do 'n àicheadh,
'S do theaghlach a chreidimh,
Cha 'n fhaca mi d' àraidh,
Riamh ch 'n fhaca mi leithid
De cheann peathair is bràthair;
'S tha e 'nis ann an teaghlach
Cho saibhir 'sa 's àill leis.

Cha b'e Ministeir an arain
A bhagam ri iomradh,
Ach fear chunnaic 'sa dh'fhairich
De 'n ath-bhreith na dh'imireadh;
A' préisgeadh 'n t-soisgeul
Bho fhaireachdain an'main,
'S bheireadh chomhairl bhitheadh fìor-ghlan,
'S bhitheadh ciallach ri leanmhuinn.

Ach bheirinn mo chomhairl,
Ma theid mi 'sa Sgìre-sa,
Gu'n dean iad mo leabaidh
Co fagus 's tha sìnt' riut:
Oir cha 'n 'eil difir pearsa
Ri fhaotainn 'san àit ud;
Tha 'n Righ 'sam Baig'ear
San aon staid anns a bhabhuinn.

Gu bheil mis' de 'n bharail,
'N tra bhitheas sinn 'g éirigh,
Gu 'n aithnich mis' agus HUISTEAN
Anns an dùsgadh a cheil',
Dar thig trumpaid o 'n Athair
Bithidh sin a chaith anns a cheile,
'S bithidh toiseach an rathad
Aig naoimh anns an eirigh.

XVI.—*Marbh-rann do* SHEARRA M'CULLOCH, *bha 'n Dornoch, a bhathadh sa Phort-mhor.** LE SAMUEL MATHANACH.

GUR fada buain chaidh am fuaim
  Air gluasad suas tha trompaid,†
Mais an t-sluaigh na luidh 'sa chuan,
  Is osnaich bhuan 'ga iundrain.

Ceann-uidh nam bochd, na luidh 'sa Phort,
  'Sa mhac gu bochd 'ga iomnadh sud—
Ach tha mis' an dochas, 'm Fear a ghleidh Ionah,
  Cho fada beo 'san ainmhidh ud,

Gu'n gleidh e e-sa, bho bhuil' an Eisg,
  Ach am faighear e, mar 's ionmhuinn leinn,
'S gu 'n d'theid gu h-ordail, 'chuir do Dhornoch,
  Far 'n d'robh e beo 's gu 'm b'ainmeil e:
Mar thaic 's mar shìth, mar phrap 'san tìr,
  'S cha 'n fhaighte trì an Alba' dheth.

'S gur e th'air innseadh 'feadh na rioghachd,
  "Cha 'n fhaic sinne a chaoidh cho dealbhach riut;"
Dar theidh' tu a sgaileadh d'fhaireachdan ghaolach,
  Eadh gu 'n taobh'cheadh leanabaidh riut.

'S dar theidh' tu dh'ùrnuigh, 's gaoth 's na siùil agad,
  Bhitheadh tu mar dhriùchd do anamana;
Bhitheadh blas na mealach tighinn bho t-anail,
  Dar bhitheadh d'anam 'sealbhachadh.

S' dar mhìnich' tu 'n fhìrinn, 'mach as a Bhìobul,
  Gheibheadh gach aon an dearbhachd uat:
Bhitheadh do chàirdean guil 'sa gàire,
  Dar bhitheadh do bheul-s' 'ga h-ainmeachadh.

'S dh'inns' tu do chàch nach d'robh 'sa chlàr,
  Aon fhacal tear'nte gu earbsa dhoibh,

* Hugh M'Culloch, Esq., late Sheriff-substitute of Dornoch, who, with many others, was drowned in crossing the Meikle Ferry—a man, with his other good qualities, eminent for piety, and whose death is much and justly lamented by many, and in particular by a large circle of his Christian acquaintances in that country.

† In singing the Elegy, every two lines are twice repeated.

Mur tionnda' iad gun dàil gu Rìgh nan gràs,
  Gu 'n deanadh 'm bās a dhearbhadh dhoibh.

Ach tha bochda' 'n t-sluaigh ri gearan chruaidh,
  Mo thruaigh! gu 'n deach' thoirt im'rich uainn;
'S ar tìr gu slàn, air fhàgail fās,
  Gun neach ni àits' a lìonadh dhuinn.

Tha na bh'agad de naimhdean 'g éirigh a 'nàird,
  'S iad féin 'sa Sàtan geanmhuineach;*
'S tha iad an tràs' aig fòis is tàmh,
  Oir bha thu na d' plaigh 's na t-imcheist dhoibh.

Ministeirean gun ghràs, 's cealgairean fàs,
  Cha 'n 'eil do bhās 'gan cumraigeadh;
Nior 'a ionann sud 's do chàch, a fhuair dhe do ghras,
  Cha sguir gu bràch de d'ainmeachadh—
'S cha 'n 'eil go leòir, air an taobhs' de Ghlòir,
  Na ni an cuid leon-s' a thiormachadh.

'S ann leam gur cinnt', gur iad bhitheas tinn,
  Aig àm na seinn a criochnachadh;†
Bhiodh cheols' dol suas gu Rìgh na' sluagh,
  S' bhiodh leòntaich thruagh gle inntinneach.

'S dar theidh' tu dh'urnuigh, aig àm an dùinidh,
  Bhiodh iomadh sùil 'gan tiormachadh:
Ghluaiseadh marbh, is sheinneadh 'm balbh,
  'S bhitheadh cnamhan marbh a' tiomschadh.

'S mu dheighne do chliù, tha e na 's mò,
  Na gu 'm b'fhiù sinn bhi 'ga leanmhuinn sud:
'S cha 'n urra gu bràch rè feadh n-ar lā,
  Le teanga Bhard do dh'ainmeachadh.

Ach seall 's gun dail 'nuas air na dh'fhag
  Gu toirt dhoibh pairt de 'n ionmhas ud,
Thug è-s' gu tear'nt, gu cala na slaint,
  'S gu bràch cha 'n fhaic e cumraigeadh.

Ach a Rìgh na 'n gras, thug è-sa 'naird,
  Cuir a dheis gu slan air aon-ghin-mic;‡

* Joyful or merry.

† Alluding to a fellowship meeting held in the neighbourhood of Dornoch, which he regularly attended.

‡ His only son, who was then a Captain in the army.

'S mu dheighne chaich, cha 'n urra mi radh
   Do thaobh s' nach fhar mi'n ainmeachadh.*

Ach fhuair mi cliù, air a chuid bu mhò,
   Bha glé chùr gu leanmhuinn ris :
Sa mheud sa beòl domh, 'm fads bu bheò iad,
   Bu mhòr an leòn a h-Albain iad.

Sa Christi ordail Nic-an-Toisich
   'Se do dhoighs' bha ionmhuinn lea'm :
Bha thu deanamh, gun bhi 'g fheuchain,
   'S do chuid deur 'gan tiormachadh.

'S dar rinn mi t-fhagail, 's guidh gu slan duit,
   Bha mi cradh gu h-uaigneach ;
'S thuirt mo bheul e ris na bha laimh rium,
   Cha 'n fhad an dail gun iomlaid duit.

Ach fhir a dh'fhag i, lean's a raidean,
   'S bheir iad tear'nt gun iomrall thu.

---

XVII.—*Oran do Mhistress* GORDON, *bean urramach bh'n Achadh-na-mòine, ann an Sgìre Chìll-donnain.*

OICH is ochan mar tha mi,
Is Iordan a bhàis na chuan bàthaidh,
'S nach faigh anam 'null air teàruint',
Ach mheud 'sa shealbhaicheas do gràsan.

Ach fhuair thus' null air aon uair a Bhettie,
Is fhuair thu saoras corp a pheacaidh,
Ged b' iomadh uair gu 'm b'e do bheachd-sa,
Gur tu bu mhò de na peacaich.

Ach seall-sa mhân oirnn a t-fhàbhair,
'N uair thug thu uainn' a gheug bha aluinn,
Air an d'robh na measan teàruinte,
T-fhior eagal is gaol nam bràithrean.

* Alluding to those who had been drowned with him, and whose names had not at this time (1809) been ascertained.

Fhuair thu farsuingeachd gu sgaoileadh
Na thàr thu riamh de' n t-saoghal :
Fhuair thu beachd air mar na plaosgan,
Is fhreagair thu leis-san aithn an Fhir-shaoraidh.

Sgaoil thu e air na bochdan,
Is tha thu nisean 'buain an ocair,
Is na tha ad dheigh-sa dhiubh 'sìor osnaich,
Mo thruaighe leir gu 'n deach i as so.

Roghnaich thu iad as an t-saoghal,
Roimh dhaoine mora lan de mhiltean,
Is tha thu 'nis 'nan cuideachd dhaontan,
Mar ri Abraham agus Isaac.

Dh'eirich dhuit-sa sud glé thrathail,
Mar dh'eirich do Mhaois air nighean Pharaoih :
Roghnuich thu cuideachd nam braithrean,
Roimh uile ionmhas an tigh a 's àine.

Is ged bhiodh iad-san bochd gun aodach,
Gun òr gun airgìod anns an t-sooghal,
'N uair chitheadh thu-sa an aodainn,
Lionadh do ghnùis làn de dh'fhaoilt riu.

Dar thigeadh tusa gu tigh na còmhlach,
'S mise nach cluinneadh fuaim do bhrògain,
Is bheag air mhòr na bhiodh do mhòd ann,
An t-aite a b'isle b'e sud do *phòrsan-sa.*

'N tra bhiodh mnathan fuar gun ghrasan
'G iarruidh an t-suidheachan a b'àirde,
Thigeadh thusa a steach gu sàmhach,
Is shuidheadh tu shìos, gu 'm b'e sin t-abhaist.

Fhuair thu spiorad na fior āicheadh,
Is chleachd thu i fhad 'sa bha thu ;
Fhuair thu saoras daorsan Pharoah,
Ge tric a dhearbh e dhuits' na namhaid.

Fhuair thu neo-lochduidheachd a cholumain,
Fhuair thu gliocas na beist a mharbh sinn,
Fhuair thu 'mach bho 'n h-uile an-earbsa,
Is fhuair thu creideamh air a dhearbhadh.

Bha thu maiseach ann a t-aogais,
Is dh'aicheadh thu *fasanan* an t-saoghail,
Ghabh thu taitneas ann an naomhachd,
Is tha thu nis air do lān shaoradh.

Cha 'n fhaicinn fhein ort stoc no crābhat,
No léine bheag mar tha aig an árdan;
Ach neapaig shingilte air do bhraghaid,
Is thu mar reult air beinn glé arda.

Mar bhaile air cnoc thu bha gle dhealrait',
Ged bhitheadh tu-fein 'ga t-fhalach;
Gur beag an tìom 'bhithite far riut,
Dar chithite gu 'n shealbhaich thu fior sholus.

Ghabh thu taitneas anns an fhìrinn,
Is rinn thu cuideachd de na Bhìobul;
Ughdairean diadhaidh 's iad bu chaomh leat,
Is bhitheadh tu 'nam measg dar a dh'fhaodadh.

Bu cheann uidhe thu do gach àraidh,
Do dhaoine uailse 's do 'n bhochd bù tàire—
Ach mheud 'sa shealbhaich fior-ghràsan,
B'e sud do roghainn de na bhà so.

'Mhais nam ban thu BHETTIE GHORDAIN;
Co chunnaic 'riamh do 'm b'eòl thu,
Nach taitneadh riu do chòmhradh,
Is tha thu nisean thall air Iordan.

Fhuair thu peighinn dhe ōr Sheba,
Is dh'fhuasgail e ortsa ann a t-éiginn,
Is phaigh e uile na bha de dh'fheich ort,
Is thug e nis gu Pharras Dhé thu.

Is ma thug thus' ise a nàirde,
Pill-sa *manntal* air na dh'fhàg i,
Dean-sa mar phropach anns gach àit, iad,
Bhios mar fhasgadh do na càirdean.

Och, fhir a fhuair i is a dh'fhag i,
'S ann leam-sa nach b'ionadh thu bhi craiteach,
Ach dean-sa do dhiocheal cho fhad 'sa thàras,
Gu 'm bi agad peighinn de 'n fhior eàrlas.

Is 'n uair a choinnicheas sibhse a cheile,
Moch 'sa mhadainn aig an ais-eirigh,
Bithidh n-ur gaol is n-ur daimhe d'a cheile,
Air dhoigh 's nach h-urrair chuir an ceill so.

Is dar bha mi 'ga do chaireamh,
Shaoil leam fein gu 'n robh mi craiteach,
Ri bhi a' smuainteachadh air t-àbhaist—
C'ait' am faic mi do leithid ri àireamh?

Cha b'e bròn idir le an-earbsa,
Ach bròn bhi 'dealachdain gu dearbh riut
Is ged a shiubh'lainn-sa feadh Alba,
Cha mhòr a chithinn-sa de d' dhealbs ann.

Ach sguiridh mis' a nis do 'n radh so,
Oir cha 'n urrainn mi do chuir an daintean,
Meud do bhuaidhean-sa ri aireamh,
Cha chuirte an ceill le teangan bhaird iad.

A CHRIOCH.



# MARBH-RANN,

*Do Dhomhnull Sinclair bh'ann an Trantlemore, Strath-haladail, le Joseph M'Aoidh, Fear-ceasnuichidh.*

CHA mhor nach eil mi sgith,
Dheth an t-saoghal so tha lathair;
Mo bheatha dhomh na h'eallach,
'S mo chomasan air m'fhagail;
Mi saothrachadh fuidh'n eallaich,
Thug fallais mach troimh Adhamh;
'S mur fhaigh mi Iosa Criosd,
Gheibh mi siorruidheachd chraiteach.

Nach truagh leibh an duine,
Tha sna cunnartan tha so,
Na luidh fodha na chiont.
Anns na thuit Adhamh;
Dh' uireasbhuidh na fireantachd,
Chaidh sgriobadh dhinn le Satan,
'S mi air m'fhagail gu truagh,
Fodha thruailidheachd nadur.

Ach se tha'na aobhair eagal dhomh,
Gu'n d'thainig m'aideachadh gu aird'
Mus d'fhuair mi aithne as faireachdan,
Gu breithneachadh air airidheachd;
Thàie x Se'm barr d'fheumas crionadh,
'S mo lios re leth-fhichead bliadhna,
Gun fhiogais do d'fhas innte.

Se tha leasachadh mo chruadail,
Sluagh bhi gun suilean,
Iad bhi'g radh gu bheil iad faicinn,
'S gum bheil focal ac' mar ughdarras;
'N gniomharan a taisbeanadh,
Gur leisgearan iad gun churam;
Solamh 'g radh mu'n deighin uile,
Gur luchd milleadh thun a chul iad,

X Th'aid crìonadh mo ghàraidh.

Bha na h'aithrichean 'g'innseadh 'dhuinn,
Gu'm biodh'n tir so na fasach ;
'S tha ar gnuis nis 'g-innseadh dhuinn,
Gur e'n fhirinn bha so ;
Tha focal aig na h-uile fear,
'S a chumantas an trath so,
Nach fheud anam bhi gun Chriosd,
Ma tha e siobhalt na nadur.

Se chainnt bha aig Abimelech,
Tha cumanta an drasda,
Cait am breagh i air a tuirsgeadh,
No an uchd mortair nam braithribh ;
Nuair chi iad bhi togail fianuis,
'N aghaidh gniomhairibh Shatain,
Tha fhuil aig clachan an ordugh,
Air a doirteadh gu lar leo.

Tha bhuidhean so 'sna h-uile ait,
Air am mionnachadh aig Satan ;
'S cha neil drop dheth an fhianuis,
Chruthaich Dia nan gras annt ;
Nach imir iad bhi toireachd,
Le foireiginn gle laidir,
Se'n aon pheacadh tha gun mhaitheanas,
Bhi labhairt 'n aghaidh Bhaail.

Och ! co dha dhinnseas mi,
Nis mar a tha mi ;
'S muinntir na tir so,
Air gabhail sgios as grain dhiom ;
Bho mhinistear na sgire,
Gus an neach as taireal ;
Sann a dheireas greann orra,
San am 'n cuir mi failt orra.

Tha daimhean bha uaigneach,
Air an gluasad leis a bhas uainn ;
'S an t'aite an robh iad tamh,
Tha sealladh dheth na bhas dhomh ;
Bhi faicinn na h-uaighean,
As gruaim air na d'fhag iad,

'S na bantraichean gum chradh,
Gu h'araidh la na sabaid.

Mo bheannachd bhi san tuam,*
'N deach Domhnull a charadh;
'S mo bheannachd aig na h'ainglidh,
Bha gu champuchadh san fhasaich;
'S mo bheannachd aig an tigh shuas,
Thug suas e bhon t' saoghal:
'S mo bheannachd bhi aig Criosd,
Se'n iobairt a shaor e.

Nam bithidh an gaol beo,
Bhiodh e leont an deigh Dhomhnuil;
Nam bithidh gradh anns an tir,
Bhiodh e sgith le bron ann;
Bhuil dhionaidh tu le stuamachd,
An sluagh aig a chodhail;
'S ged bhithinnse lan fearg,
'S mi nach aithnuicheadh sud air Domhnull.

'S gruaimneach a dfhag nis,
Do bhas as an tir so;
'San tearc tha ann an gras dhuibh,
'Se'n t' sabaid bhios sgith dhoibh;
Bu mhilis leam a seinn thu,
Bhiodh loinn ort aig urnuigh;
'S tu thogadh na notach,
'S gu comhnaird a dhinnseadh.

Tha tearc anns an tir so,
Tha sgith agus craiteach;
'S goirt a bhuin a bhuill' ud,
Ri Uilleam do bhrathair;
Ann bha aig muilleach,
Thug e buille no dha dhi;
Uilleam milis be mac e,
S' be Domhnull a bhrathair.

Sann tha mo thruas ris,
A mhuinntir chruadh laidir,
"Tha 'g radh gu bheil iad bronach
Bho cha Domnull a charadh;

* Uaigh.

Ithidh iad am biadh,
'S ni iad gniomh mar b'abhuist,
'S coidlidh iad an oidche,
'S bochd an oighreachd tha so.

Tha na Gibeonitich,
Gle shithichte bho dhalbh thu;
Oir dh'fheumadh iad eudach broin,
Mu chomhair do bhas as;
Caitheadh iad na sean bhrogan;
'G ol air na bainnsean,
'S ithidh iad an t' aran liath,
Gu 'm biadh air la na sabaid,

Se d' fhag mise cho sgith,
Do chaochlaidh craiteach,
Se bhi dheasbhuidh t-eudainn,
Bha faolaidh as blath dhomh;
Bhi gun duil tuilleadh t' fhaicean,
Air seachduin no sabaid;
Sann cha do thoirt suas,
Bho bhuairidhean Shatain,

Ach sguiridh mise mu Dhomhnull,
Oir 's leor dha bhi san righachd;
'S theid mi dhachuidh bronach,
Gu aonaireachd na Dige;
Ged thuit mi anns a bhlar,
'S anns na fasaichean sgith dhomh,
Cha 'n fhaigh mi neach do'm conveyagadh,
Fiu cairteal a mhile.

Cha bionnan sud as mur bha,
Nuair bha'n gradh ann an Trantle,
Cha burrain mi dhol seachad,
Nach fhaiceadh e san am mi;
Thigeadh e gu'm choiseadhachd,
As gach uchdach as allt dheth,
'S nuair ghuidhean slan leis,
Be leithsgeul gu'n robh puinc aig.

Na iarr orm t'fhagail,
Se babhuist dha bhi canntuin;

'S na iarr orm claonadh,
Bho na ghaol bhios gu do leantuin ;
Mur bha Ittai le Dabhuidh,
As e aig a bhatail,
Far am faigh thu bas,
'S fearr leam bhi'n taic ruit.

Sgainidh na Phairiseach,
Bithidh'n tardan ga'n tachdaidh ;
Sgainidh na cealgairean,
'S bithidh farmad 'm feasd orra ;
Bithidh fearg air a bheisd rium,
Agus reubaidh e gun cheist mi,
Airson mheud sa rinn mi luaidh,
Do na buaidhean bha airsan.

---

## MARBH-RANN,

*Do Iain Grannt, a bh'ann'san Taobh-tuadh leis an neach cheudna.*

Sann air an seathamh la deug,
Do cheud mhios an t' samhraidh ;
Naoi thar fhicheadh is ochd ceud,
Do bliadhna thar an t-susdan.
Fhuair sinn briseadh agus leon,
'S ri mo bheo 's cha deid a charadh ;
Se caochlaidh Iain Grannt,
Thug dhuinn a chaingish bhronach.
Fhuair sinn briseadh, &c.

Ach na'm biodh e'n comas duine tha beo,
Gu cuir an ordugh mharbhrann ;
Is mis bu chor bhi air an tos,
Bu choman dhomh's bhi'g iomraidh.
Tha esan ur 's tha bhiobul duinte,
'S gur buill chiurt gu dearbh e,
Don a bheagan bhruit a chaill an lus,
'S tha 'nanam ciurt bho dh'fhalbh e.
Tha esan ur, &c.

Sann an Diobull so a stan,
A choinnich fabhair Dhia ruit,
Dar chaidh do dhiteadh le lagh Mhaois,
San fhirinn deanadh fionais.
'S do bhreath gu'n dail bho bhroinn a bhais,
Le aisead bha na miorbhailt ;
Sann troimh an t-snamh cha thu gu traigh,
Gu staid nan gras 's na diadhachd.
S do bhreath gun dail, &c.

Cha bu luaith' a dh'fhosgail Dia do bheul,
Le spiorad treun na fianuis,
Na dhuisg e Satan 's a chuid fein,
Gu thus a gheur leanmhuinn,
Le tairbh Bhaasan 's cleir gun ghras,
Bha dhuits nam plaigh 's nam pianadh ;
'S bithidh cuid a cradh gu la am bais,
Gu'n d'thug Cathaobh dhas an irmich,
Le tairbh Bhaasan, &c.

Ach cha bu bheag am piras broin,
Air Cathaobh dh'fhogar uath e ;
Dar d'fhas e laidir ann an gras.
Se sin dar dh'fhas iad fuar ris.
Ach dhinnis es' dhoibh le bheul,
Gu'n d'thigeadh eigin chruaidh orr,
'S gu'n diolagh Dia e air an clanns,
Bha stambudh air an fhionuis.
Ach dhinnis es', &c.

Bha es' air a sheoladh sin le Dia,
Is be Strathie a cheud chomhnuidh ;
'S bha na cairdean sin a'g radh,
Tha 'n Airc a tighinn gu comhnard.
Is gheibh na colamanan aig Criosd,
Am biathadh mar bu choir dhoibh,
Bidh beatha do'n anama tighinn bho bheul,
Is bidh manna fein mar loin aca.
Is gheibh na colamanan, &c.

Ach fhad's a bha thu anns an ait,
Bu bhlath do thigh an comhnuidh,

Do luchd an turais as gach ait,
Ma bha plaigh sam bith cuir toir orra.
'S tusa a dh'aithnicheadh air an gnuis.
Ma bha sugh do'n eagal bheo annt;
Ma's ann bho Eden bha an leon;
Bha thus na t'eibheall bheo dhoibh.
'S tusa a dh' aithnicheadh, &c.

Ach thainig spiorad air an tir,
Is chuir e'n fhirinn suarach;
'S lion e uchd nan daoine mor',
Is dh' fhogar iad an tuath uath.
Cuid gu sail', is cuid gu bas,
'S cuid gu aitean failbhisg;
'S chaidh caoirich bhaine chuir nan ait,
Is paganaich gan iniltradh.
Cuid gu sal, &c.

Is bhris a phlaigh an sin gun dail,
Air aireamh do'n luchd leanmhuinn;
'S chaidh do Spiorad leo a chradh,
San ait mas deach thu irmich.
Eadar facudar is maor,
Chaidh sineadh ort le foirneart,
'S cha robh tent ann gu do dhion.
Ach na rinn thu'n Inbhirsheorsa.
Eadar facudar, &c.

Ach fabhair freasdal a bha riamh,
A riaghladh dhuit do phorsan,
Dhoisg E dorus dhuit as blas,
Bho phairt a meadhan Mhoab.
Mheud's bha bla le dealt nan gras,
Bha thu t'Aaron dhoibh an comhnuidh;
Ach'n d' thainig am do thoirt air falbh,
Oir bha mairbhe ri thoirt beo leat.
Mheud's bha bla, &c.

# ORAN,

*Do chailin araidh leis an neach cheudna.*

THA na mallachdan a thoill thu,
Bhith gu bithbhuan gad a croineadh,
Air an slugadh gu saibhir,
Ann an toillteanas Chriosd.

Gu bheil peacaidhean t'oige,
Agus praingan na feola,
'S gach iomairt is dobheart,
Tha fo chleoca a bhi stuaim.

Gu 'm bheil iad sud air am bathadh,
Ann an torradh nan stracan,
Fhuair esan 'sa gharradh,
Is ann an Calvary fhuar.

Iarr comhairle air Iehobhah,
'S leig thairis am posadh,
Thig dhachaidh gu stoladh,
'S bi beo ann an sith.

Na chi thu na inns' e,
'S na chluinneas na sgaoil e,
'S bith fuaigheal a daondan,
Gach aodach bhitheas reubadh.

Iarr comhairle mus sin thu.
Ann an nitheana timeil;
'S bitheadh fianuis na firinn,
Ann a t' inntinn do ghnath.

O'n is fhearr d'huit a h'anail,
Chum blas chuir na t' anam,
Na aodann do leannain,
'S e gun aithne aig air Dia.

Dheanains' ceathrar dhiu ainmeach;
'S ma aon dhiu gad leanmhuinn,
Dean thus mar ni'n n'earba,
Nuair bhitheas an sealgair na deigh.

Teich thusa don fhasaich,
Ach am faigh thu an t'aite sin,
A fhuair a bhean allein,
N'uair bha n' dragon na deigh.

Ach na pos fear na piorbhuic,
Na idir fear gun mhaoin aig ;
Na precentor na sgire,
Ged as caomh leat fear og.

Na pos fear gun urnuigh,
Ni t'anam a chiurradh,
Le iomadaidh curam,
Mu da bhruth 's ma do dhruim.

Cuiridh e bithbhuantachd air dichuimhne,
'S theid t'anam am priosan.
S' cha neil dad ach fuil Chriosd,
Ni dion dhuit a rithisd.

'S cruaidh a sgal ann's an anmoch,
Iomchoireach air anamna ;
Na inns' e an Ashkelon,
'S na eigh e ann an Gath.

Gur e an diobhal 'san saoghal,
Agus deireadh nan daoine,
Thug m' anam 's mo th'im dh'iom,
'S am brigh o mo chorp.

Bha chomhairl'san trathail,
Rinn iad tiorceadh air aireamh,
Mur a chum Abigail,
Righ Daibhidh bho'n olc.

Ach a nighean mo ghraidhse',
Dean's feim dheth 'n dan so ;
S' na cuir suarach an talannd ;
Air son am barda bhi bochd.

Deansa mocheiridh shabaid,
Mar chleachd thu san aite so ;
'S bi cinnteach gu h'airigh,
Bhi stan aig an uaigh.



'S bith aingeal a chumhnant,
Toirt naigheachdan ur dhuit,
Deanadh t'anam 's t'urnuigh,
Mar an druchd air an fheur.

---

## MARBH-RANN,

*Do Charlus Gordan, Ceannaich a bh'ann an Inbhirsheorsa—leis an neach cheudna.*

Ach se uireasbhuidh grasan,
Agus laigud mo phairtean,
Chuir sud iomadaidh dail,
Gus an drasd air do mharbhrann.
Ach se uireasbhuidh, &c.

Ach ma 's eigin dhomh sineadh,
Sann an diugh tha mi' m'aonair,
Chionn nach fhaic mi san t'saoghal,
Tuilleadh t' aodainns a Charlus.
Ach ma 's eigin, &c.

Se do bhas thug an leir oirn,
'S la dorch na h' aneibhinn,
Is guth geur na foireiginn,
Sior reubadh an talann.
Se do bhas, &c.

Se do bhas-sa a Charlus,
Dh' fhag iomadh bochd craiteach ;
Tha gach tional na fhasach,
Ann's an ait sin bho dh'fhalbh thu.
Se do bhas-sa, &c.

Tha do theaghlach bha fiughail,
Le seinn agus urnuigh,
Lan gruaim agus cuiridh,
'S na h' uile taobh anns am falbh iad.
Tha do theaghlach, &c.

Tra thig tional an orduigh,
Agus cuideachd na comhail ;

Ni do shuidheachans leon doibh,
E bhi'n comhnuidh gun lionadh.
Tra thig tional, &c.

Bidh na cealgairean sugruch,
Bhoil bha thu do sguirs dhoibh ;
'S bidh na leontaich a crubadh,
Le gnuisibh gle ghruaimeach.
Bidh na cealgairean, &c.

Bha do ghibhtean 's do phairten,
Bho'n la libhrigeadh gras ort,
Mar a chraobh Phailm,
Bhiodh fas na h-uile mios ort.
Bha do ghibhtean, &c.

Bha thu t' fhasgadh do aireamh,
Is na t eisemeal do chach dhiubh,
Bhiod t' anail gu'n aireach,
Tra bhiodh Satan gu marbhadh.
Bha thu t' fhasgadh, &c.

Chuireadh tu gean air a ghruigean,
Bheireadh tu bruidhean a muigean,
Chuireadh sealladh dhe do shuilean,
An trucair air falbh uat.
Chuireadh tu, &c.

Bha mi fada 'san fhasach,
'S fhuair mi beagan do sharachadh,
Ach cha 'n fhac mi leith'd CHARLUS,
Gu deanamh blas agus dion domh.
Bha mi fada, &c.

Bha do sholus a soilseach',
Mar rionnag bha boisgeach,
Tra rachadh tu bhruidhean binn,
Bha thu leont thaobh gras.
Bha do sholus, &c.

Och ! a bhail Inbher-sheorsa,
Dh' fhalbh uat dithis bha oirdheirc,
CHARLUS GORDAN is Domhnull,
Rinn sud leon do fhioria'chd.
Och ! a bhail, &c.

Fuair fhuair mi cuid straidean,
'S cha bhlathaich iad mis ann a parlour
Bho chaidh cairdean mo ghraidh,
Leis a bhas thoirt air falbh uainn.
Fuair fhuair mi, &c.

Cluinuibh ceannuich ag eigheachd,
"Thig is paigh do chuid feuch dhomh";
Cuid eil air an fheill dhiubh,
'S an leomhan beucach 'gan ionaltradh.

# DAN,

*Air banais Seoris Muillar,—leis an neach cheudna.*

N'AM biodh agams' cothrom gu imeachd,
Agus comas gu sineadh mo chas,
Gu'n deithins air m'adhairt do Risgill,
Mus pillinn do Dhiges' air m' ais;
Gus am faicinn sealladh do' n teampul,
Anns an beil Banrigh na mais,
Is na faighinse crathadh dhe laimh
Gu pilleadh mo gheamhradh s' air ais.

N'am faighin cho fagus 'sa b'abbais,
Is g'um faicinnse gras ann a gnuis,
'S na'm beanuinn ri dorus a pharlair,
Cha chreidins gu'n tamhadh e duint;
Is nan d'thigeadh stiubhard tigh Ioseph,
'Sann do chuibhrigeadh bord dhuinn as ur,
G'um blaisinns air measachain na tire,
'Se bainne agus figus 'us mil.

Ach n'am faicinns sealladh dhe'n ailteachd,
Dhe' da gheat is aird tha sa chuirt,
Agus blinc dhe na seallaidhean sgiamhach,
Thigeadh 'mach bho sgiathadh a da shuil,
Agus maise na diadhachd,
Mar tha e air sialadh a gnuis;
'N sin thuiteadh mo shlabhruidhean iaruinn,
Tha orms' air iadhadh cho duint.

Ach n'am faicinns a bhanais tha'n Cana,
Bu chinnteach mo chails' a beath,
Dar thionaileadh anail na cairdean,
Cha b'eagal nach blathaicheadh iad mis;
Bidh fear Claish a-chragain ag urnuigh,
O cumaidh gu dlu ann ur ranc,
Le feagal gu'n d'thig saighead bho'n t-Satan,
Do fheuchainn am fair e nur lot.

Gu cinnteach bidh cocair bho Chlin ann,
Le beagan do spisreadh is mil,
Cha'n eagal nach deasaich e lon doibh,
'S bidh searmaid a phosaidh na lagh;
Le begean do chomhairlean diadhaidh,
Cionnas gu riaghladh a tigh,
Reist theid Eilidh agus Seoras,
Thoirt dheth na stol phosaidh gu maith.

Bidh gobharnair aca's gu riaghladh,
'S gu faicinn na diot air a bhord,
Ni gleidheadh bho luibheanabh fiadhaich,
Le eagal gu'm biadh iad an fheoil;
Canaidh sinn Alastair Gearr ris,
Oir tha a gheug phailm' na dhorn,
'S bidh leabhraichean lagha na righeachd,
Aigesan ann a mineachadh beo.

Ithibh agus olaibh a chairdean,
Na faiceam gu brach sibh n' as mios,
Tamhaidh bho bhuidheagan Shatain,
Bhuil tha iad nam plaigh a ni sgrios;
Faighibh grapes agus ubhalan,
Cumaidh iad cubhr' dhuibh an tigh,
Agus pailteas do mheasaichen samhraidh,
Is gheibh sibh iad anns a Bhad-bheath.

An sin a deighidh na h' urnuigh,
Thu'd iadsan gu taobh leo fein,
Do dh' aideachadh maitheas na cuirt,
Rinn an cumail gu dlu ri a cheil;
Tionailidh creutairean gradhach,
Is theid iad do charadh a leap,

Sgaoilidh iad plaideachan bana,
Nach facas 'san aite s' an leithd'.

An ollainn chaidh ungadh 'n tigh Aaron,
Bidh sud ann an areamh a shlait,
Chaidh shniomh fo bhallachan Dhaibhidh,
'S chaidh thacharas gu tla le Ceit;
Chaidh fhidhe le gaol na'm braithrean,
Cumaidh sud blathas anns an tigh,
Is cha chreid mi nach 'eil iad ag radh,
Cha'n fhaic sinn gu brach an leith'd'.

A nis ma fheasgair a maireach,
Ni bhanais bha'n an Cana turn;
Bithibhs dol dhachaidh gu'r n'aiteach,
Is cumaibh an cairdeas gu dlu;
Fagaibh beannachd nam braithrean,
Sann aig a phairtidh uir;
'S tha duil agam gu'n tog sibh do bhadge,
Urrad 'sa phaidheas am bard co dhiu.

## MARBH-RANN,

*Leis an neach cheudna, chum cuimhne inghean dha.*

Soillear dhinnis a bhliadhn so,
Gur ni diomhan bhi'g earbsa,
As a ghinealach ogsa,
Tha mar cheo roimh an anmoch.

'N tra thig corran a bhais,
Stigh eadar parant is leanabh;
Ni e'n gearradh gu siorruidh,
Mach a fianuis na dh'fhanas.

Se do bhas-sa a Mhargaid,
Dh'fhag mo mharbhrann cho bronach;
Nach 'eil comas ann am inntinn,
'S urrainn innse cho leointe.

Tha mo spiorad agus m' anam,
Fo m'anail air faobhair,
Bho'n la fhuair mi sud sgriobhta,
Gu'n do chaochail thu Mhargaid.

Bha do bhas-sa gun duil ris,
Na ghuth dusgaidh d'an oige;
Iad bhi leagail na sgiathan
Mus d'thig Dia air an toir'se.

Gun an suilean bhi'g amhairc,
Air beanntuichean goirreach;
Ma gheibhair falamh do ghras iad,
Gun d'theid am bathadh an Iordan.

B'urasd athnachadh air t'imeachd,
Nach robh do thimse ach goirid;
Rinn thu chaithidh an stuaimeachd,
Measg na h-uailsibh gu minic.

Agus maithean na h-islibh,
Anns gach tir agus inbh',
Bha thu ullaidh gu'n slanachadh,
Tra shineadh cach air an tolladh.

Cha robh t-fhearg na do dhiumadh,
Ri aon neach anns an fhearann;
Bha do shuils' air sliochd Dhaibhidh,
'S tric a bha thu gam falach.

'S tric a rachadh tu gus'n tigh chuil leo,
Is shealladh tu cubhr air an galair;
'Scha'n innseadh tu do'd chairdean,
'Nt'ait am bidh phairt ud air am falach.

Ach's mor mo thruas ri do mhathair,
Is i ciurt aig a spiorad;
Bho'n la fhuair i an sgeul ud,
Thug do bhas i gu sileadh.

Agus do phiuthair a tha Melness,
Ge be do'n athne gur ciurt i;
Ge 'd a tha i gle stuaim leis,
Bheir e'n uairean a dulan.

Cha'n iongantach mise bhi bronach,
Agus ciurt aig mo spiorad;
Bhi ri' aghaidh a phairt ud,
Tha cho slan 'sa bhai'd 'n uiridh.

Ach se Iain Sutharlan mo ghraidhs',
Agus Uilleam finealt Mac-coinnich,
Is Margaid 's i' na h-oighe,
'S dh' fhag iad bronan 'nan deigh.

---

## MARBH-RANN,

*C'huin cuimhne Uisdean Mothanach, Badinloch, ann an Cathaobh, leis an neach cheudna.*

Och! is Ochan mar tha mi,
Is mi 'san fhasaich do thuinidh;
Agus cumhachd nam basan,
A deanamh plaigh tha neo chumant.

Gad eil trumpaid a bhais,
Gach aon la ri ar n'aghaidh,
Cha'n 'eil feagal no gluasd ann,
Tha faotuinn buaidh air nar cunnart.

Tha na Flaitheanas an drasd,
Ag radh gu' fag iad sinn buileach;
Le bhi tabhairt nam beoil uainn,
Rinn do throcair a chumadh.

Gu bhi labhairt na firinn,
Is ag innse nar cunnart;
'S gur e bas Huistean mo ghraidhse,
Rinn na braidhchans a lomadh.

Chunnaic mis thu 'n Inbher-sheorsa,
Dar bha'n t-ordugh na shuidhe;
'S chuir iad thus do sheinn ann,
'S tu bha inntinnach cridheil.

Dh'fhaoite athnachduin air do thriumphan,
Gur e ceol nan ainglean a bh'agad,
Cha robh clach anns an teampul,
Nach robh le aoibhneas 'gad fhreagairt.

Is dar rachadh tu bhruidhinn,
Air an t-slighe bha comhnard;
'S tu labhradh an fhirinn,
Mar a dh'inntrig i'n tos ruit.

Bhiodh sabhair na naomhachd,
Tighinn gu min bho do chomhradh;
'S tu nach gabhadh an iast e,
Gu chuir sios mar do phorsain.

'Stric a dh' fhuiling thu diumadh,
Air son do thaobh ris an t-seors ud;
Oir nach robh na comhraidhean diadhaidh,
Mar a ghrain is i' seoladh.

Ach 's tu nach culaicheadh diadhachd,
Ged bhiodh tu bliadhn nan comhradh;
Sann a gheibht thu ag iasgach,
Air leac nach b'fhiach le moran.

Ach gabhsa truas ris a bhaile,
Anns an robh e na chomhnuidh;
'S ged a thug thu uath Lot as,
Na dean loch dheth mar Shodom.

Ach biodh agad ann fianuis,
Bhios 'ga t'iarruidh an comhnuidh;
Is thoir a dh'ionnsuidh na beinn iad,
Mu'n d'theid am milleadh 'sa chomhnard.

Bha mis' anns a bhodhan,
An am caradh do leapa;
'S shaoil leam 'san uair sin,
Gu'n robh mi gruaimeach 'san t'seasamh.

Ach thainig focal do'n fhirinn,
Thug saors aig 'n am sin;
Ach 's eigin dhomh nis bhi sothadh,
Dh'ionnsuidh reothadh 'us geamhradh.

## BRISEADH NA H-AITHNE.

'S E briseadh air an aithne fhuair sinn bho'n Ard-Righ
'N uair bha Adhamh 'sa gharadh, thug am bas oirnn gu leir,
'S e briseadh air an riaghailt, bha foillseachadh toil Dhia
dhuinn
Air comhairle an diabhul dh'fhag sinn cianal fodh'n ghrein.

Rinn Dia an duine direach, air anam chuir e iomhaigh
Le eolas agus firinnteachd 's naomhachd gu'n ghaoid,
Is chuir se e do'n gharadh ga ghleidheadh is gu h-aiteach,
Bha craobh na beatha fas ann 's do Adhamh bha i saor.

Be iongantas a gharaidh i — na toradh bha neo-bhas-
mhorachd—
'S cha robh an claidheamh lasarach, tionda air gach taobh,
Rinn Dia ris gniomh ro araidh gu shonas dheanamh sabhailt
A toirt lagh na'n aitheantan dha air clar a chridhe fein.

Se sin an lagh bu riaghailt dha, an cridh an cainnt 's an
gniomharan,
Is bu chumha beatha shiorruidh dha na'n gluaiseadh e da reir,
Ach dh'innseadh dha gu firinneach, na'm briseadh e an
riaghuilt ud.
Gu'm biodh am bas mar thuarasdal, dha fein 's da shliochd
na dheigh.

Ach mheall an nathair chuilbheartach a bhean gu bhi
miannachadh,
'S a rithisd gu bhi gniomhachadh an ni cha thoirmeasg dhoibh,
Ghabh i de'n mheas is dhith i dheth 's da fear thug i rithisd e,
Thug sin am bas na'n dithis orra, bha sgriobht am bagradh
Dhe.

An inntinn lion le aineolas, am firinnteachd a chailleadh leo—
Dh'fhag an iomhaigh naomh an anam 's thainig truaillidheachd
na aite,
Tha'n cinnidh daoine na'n luidh nis gu'n chomunn ris na
flaitheanais,
Gu'n choir air beath mhaireanach, fodh bhinn na'n iomadh bas.

Thainig peacadh stigh do'n t-saoghal, 's e'n lagh thug neart
gu diteadh dha,
Thug sin am bas gu rioghachadh, 's e'm peacadh gath a bhais,
Ach runnaich Dia bho shiorruidheachd, reir comhairle na
diadhachd,
Gu'n rachadh cuid a thearnadh, chum cliu is gloir a ghras.

Na shuil, na ghaol, roimh-aithnichead, mu'n d'fhuair an
domhain bunaitean
An Criosda chaidh an taghadh leis, gan orduchadh chum
slainte
Chuir e a Mhac do'n t-saoghal so, chum nadur Dhia is
dhaoine bhi aig
Neo mheasgaichte ach aonichte na phearsa dhiadhaidh fein.

Le mnaoi na maighdean rugadh e, gu'n athair riamh air
talamh aig.
Immanuel, Dia maille ruinn, chaidh ghin bho'n Spiorad
Naomh,
Fodh 'n lagh mar chumhnant rinneadh e 'n aite na thug 'n
t-Athar dha,
Chum bhi na eadar mheadhonair troimh fhulangas a bhais.

Na chorp am peacadh ghiulan e, gun ni air bith na nadur dheth
Ach air a mheas mar rathan da, ga'n tearnadhs a bha cailte,
Do dh'ung is chuir an t-Athair e, gu obair a thri oifigean
Oir mhionnaich e gu'n aithreachas gur Sagairt e gach linn.

Thubhairt Maois ris na h-Aithrichean, gu'n rachadh faidh
thogail doibh
Dhe'm braithrean fein a theagaisgeadh, le cumhachd focal De,
Do Dhaibhidh thug e toileachas 's be cainnt a laithean
deireanach
Gu'm biodh a mhac sa Thighearna gu brach na Righ na aite.

'S e'n fhirinn is a bheatha e, 's e'm faradh chum an Athair e
A bhonn air an talamh so, 's a bharr dol gu neamh.
Chaidh e troimh 'n t-saoghal so, na dhuine bron is duilgheasan
A fulang bho na buairidhean, chum fuasgladh air a chloinn.

Be bhiadh 's a dheoch bhi deanamh, deadh thoil an ti chuir
uaith e
An obair sin a chriochnachadh, bha sgriobht 's an Rolla
Naomh.

Be sin an Ro-mhior-bhuilleach, thug da an cupan uamhasach
An Gethsemane chuir uamh-chrith, 's na anam cruaidh-ghleachd mor.

Bha ceartas g' iarruidh diaghladh air, bha 'm bas aig iadhadh tiomhchail air
An lagh toirt neart gu pianadh dha 's e am peacadh gath a bhais.
Bh'an gath ud geur is piantachail 's cho fada ris an t-siorruidheachd
Ach choinnich Dia neo-chriochnach e, chuir Criosd as do'n bhas.

Sliabh Chalvari do dhirich e, air crann ceusaidh shineadh e
An lagh is ceartas riarach e, 's le bhas chuir as do'n bhas.
'S mar dhearbhadh air gu'n drinn e sin, an ceann tri laithean 's oidhchean
Do dh'fhuasgail Dia a cheanglaichean 's dheirich e bho'n bhas.

---

## AM FASACH.

Gu'm bheil an fhasach na fasaich sgith,
'S ann mar sin a fhuair na h'aithrichean i;
Car seal air chuairt innt dol dh'ionnsuidh suaimhneas,
Is gur iad a fhuair i na fasaich sgith.

'S beag a shaol leo ri taobh a chuan,
Seinn cliu 'n Fhear-shaoridh, a thug dhoibh buaidh;
Iad uile sabhailt is an naimhdean bait e,
Gu'm biodh iad sa'n fhasach cho fad air chuairt.

Cha robh iad ach na tri laithean innte
'Nuair gu uisgeachan Mharah a thainig iad;
'S ge'd a bha'n cridhe paiteach, cha ghabh't ol diubh,
'S cha robh'n so ach toiseachadh fasaich sgith.

Bha corp a bhais aca ri ghiulan innte,
Le smuainte grannd gu'n deanamh tinn;
Seann duine tha graineal le miannuibh cealgach,
'S bu leoir gu dearbh e gu'm fagail sgith.

Bha saighdean teinnteach ga'n tilgeadh innte,
Mar bhioruibh geur-a a lot an cridh ;
'S smuaintean aicheadh air bith an Ard-Righ,
A teachd bho Shatan gu'm fagail sgith.

An t'eascreidimh lean iad le toir gheur,
'S an aghaidh dochas cha chreid e fhein ;
A 'toirt mi-choslas fa-comhair Israeil
Thoirt uath' am misneachd an gealladh Dhe.

Bha innte na Saddusich mar an ceudn',
Luchd aicheadh aiseirigh pobull Dhe ;
Aig radh nach 'eil 'n gairdeachas na dream a choidleas,
Ach bhi toirt caidreadh do dhochas breig.

Bha innte na Phairisich gheal gu'n ghras,
Gu'n bhron, gu'n aithne, air a ghalar granda ;
'S an 'uair a theid iad an 'ard do'n teampull
Cha'n ionnainn cainnt doibh 's do'n chis-mhaor.

Ach ged a tha an fhasach na fasaich sgith
Tha fois air fhagail do phobull De ;
'S theid iad sabhailt a dh'ionnsuidh'n aite,
'S nach can am fear aiteachidh tha mi tinn.

'S ged bhios iad innte car seal air chuairt,
A gul na'n imeachd gu Sion shuas ;
Air fear 'n graidh bidh'n taic an comhnuidh,
Tha coiseachd aillidh aig bean an Uain.

Agus ge'd gheibh iad innte aran bron,
'S deuraibh goirst ann na'n deoch ge'd ol ;
Thig uisge milis dhoibh as a charraig,
Gheibh am manna foluicht, an t'aran beo.

'S corp a bhais ge'd ni ghiulan innte,
'S leor a ghras doibh gu'n cumail suas
'S an uair a theid iad a null thar Iordan,
An inntinn fheolmhor ni thilgeadh dhiubh.

Saighdean teinnteach ged bhios ga'n leon,
Tha ainm an Tighearna dhoibh mar thur ;
'S am faigh iad armachd a chuireas an ruaig air Satan,
Na tri grasan a bheir uaithe an lus.

'S an t'eascreideamh ged bhios gan claoidh
Gidheadh am muinnghinn cha tilg iad uatha;
Le mhionnan 's fhacal thug e dhoibh acair,
'S le spiorad naisg e iad ann gu dlu.

'S ceisdean Sadduseach ge'd a chomhluich iad,
As a phreas bha losgadh thug e freagradh dhoibh;
'S tha cheud thoradh dhiubhsan a choidal
Air eiridh a chean-a os cionn a bhais.

Smuaintean feineil 'nuair a bhios na'm pian,
A dh'ionnsuidh chruinncheusaidh an sin theid iad;
Am bas chaidh bhagradh ann an garadh Eden,
Leaghadh a chridh mar cheir nach drinn peacadh riamh

Bidhidh an cridh lionnt le comuinn grais,
Do'n Athair shiorruidh a thug dhoibh gradh;
Do'n Mhac a chriochnaich na fhuair ri dheanamh,
'S do'n Spiorad Naomh-a thug dhoibh compairst.

'S an t'shaorsa shiorruidh a choisinn Criosd,
Bho'n lagh 's bho thruaillidheachd gin is gniomh;
Rinn an t'slainnt 'a charamh na'n luchd compairt iad,
Do'n nadur aillidh a tha bho Dhia.

Tha'n gruaidhean sgiamhach le sreathan sheud,
Agus umpa eididh do dh'obair ghreis;
'S nuair thig an glaodh anns a mheadhon oidhch',
Do'n aite ro-aoibhinn theid iad gu leir.

An inntinn oidhch' cha'n fhaic a chaoidh,
Agus fuachd na'n toil cha bhi sin ga'n claoidh;
Ni an t'Uan an treorach gu uisge beo,
Agus inntinn fheolmhor cha'n fhag iad sgith.

---

## NA GEUGAIBH SEILICH.

Mo thruaighe mo clarsach bhi 'n aird an crochadh,
Air geugaibh seilich na 'n crann,
Laimh ri uisgeachan Mharah, 's am bas air m'anam,
Nach urra mi 'n t' oran ud a sheinn.

O Spioraid nan gras thig a mhain leis an anail,
Chuireadh blathas ann am m'anam tha fuar,
'S bidh mis mar Dhaibhidh dannsa le aighear,
'S an airc tighinn dachaidh a rithisd.

'N tra thug Spiorad an Tighearn am faidh roimh
Gu meadhon a ghleann a bha lan,
Do anama neo-bhasmhor do cnamhan tioram,
Gun choslas a rithisd tighinn beo.

Bha 'n braighdeanas buan, bha 'n uaighean domhain,
Bha snuadh na beatha air falbh,
'S am faodadh na mairbh sin teachd beo a rithisd,
Cha fhreagradh a cheisd sin ach Dia.

Thionnda an dannsa gu bron, sgur aoibhneas an cridh,
An Comhfhurtar dhimich air falbh,
'S iad mur bhantrach fuidh bhron le deur a silleadh,
'S an dochas 's am misneachd air falbh.

Dh' fhas an gnuis mar an gual, bha geall mar am bainne,
'S an corp mar na ruiteachan dearg;
Thug a ghoirt diubh an snuadh, cha robh lus ann't gu cogadh,
Is an Ceannard air pilleadh gu ait.

An laimh na fineachan fiat thug Dia iad thairis,
Bho am faidhean bha 'n sealladh air chall,
Thainig neul an treigidh eadar e fhein 's an t'anam,
Bha tosdach aig cathair na 'n gras.

Rinn peacadh, am faidhean, an righrean, 's an sagairt,
An t-aite a be a dhachaidhsan fas,
Dh' eirich gloir an Tighearn a bhar a cherub,
Gu stairsnuich an tigh is e falbh.

Nach gorach a chloinn chuireadh fearg air an athair
Gu ghnuis a tharruing air falbh;
'S am fagail 's an dorch fuidh bhron gu 'n solus,
'S gu 'n fhairichdinn shona a ghraidh.

Gu 'n ionaltradh inntinn am firinn an fhacail,
Le an aignidhean suidhichte shuas,
Ach mar chaoraich gu 'n bhiadh, na mar uain gun bhainne,
Le an caoile a meilich gu truagh.

Thainig neul air a ghrian, dh' fhalbh blathas na h-anail,
Tha ar n' anamaibh ga h-iondran air falbh,
'S ar n' aignidhean cha ghluais troimh fuachd air cridh,
'S nar suilean dh' fhas lag gun an gradh.

Tha ar coguis ro chiurt 's an comhnnidh g'ar biorradh,
Le nar dearmad an rathad gu gniomh;
'S i mar dhilleachdan truagh ri aodinn ar cridhe,
A dh' easbhuidh air comhnadh a ghaoil.

Cha 'n eil Spiorad na firinn cuir an cuimhne an fhacail,
Na dol a stigh aig na 'r n' anama na phairt,
Is an t-ungadh bho shuas bho sgur e bhi sileadh
'S e tha againne Mammon na aite.

Ar 'n inntinn tha feolmhor dh' fhas laidir ladurna,
Bho chaill air n' anama an lus,
Aig radh gun dean i dhinn fearas chuideachd,
'S gu 'm bi 'n riaghladh aice mar air tus.

Gur e mis' a dheanadh a ghaire chridheach,
Ri a faicinn gu 'n lamhan gu 'n cheann,
Fa chomhair na h-airc mar bha Dagon aig an stairseach,
Is mo mhollachd gu brach aig a coin.

## AN DUTHAICH IS FEARR.

THA'N duthaich is fearr air taobh thall a bhais,
An duthaich neamhuidh, mar tha'n fhirinn aig radh,
A gheall Dia do Abraham, le cumhnant grais,
Gu'm biodh a shliochd ga aiteach mar oighreachd gu brach.

Chum comhfurtachd ro laidir do oighreachan na slainte,
Thug e mhionnan le fhacal, gu'n acar bhi'n sas,
An aite cinnteach is daighean n' taobh stigh do'n roinn bhrat
Le neo-chaochluidheachd a chomhairle deanamh laidir an
earbs.

Tha earbsa agus creidimh a ruith air facal De
A suibhal fodh'n ungadh mar bha Israel fodh'n neul,
Tha gradh agus aoibhneas aig imeachd na'n deigh
Dol a dh'ionnsuidh na h'oighreachd, da'n ainm aoibhneas De.

Fhuair Aaron gradhach bas, air criochan Sliabh Hor,
Agus Maois air sliabh Nebo an sealladh na tir,
Ach theid creidimh agus earbsa null thar a bhas
Gus an d'theid an adhlaiceadh an sealladh 's an seilbh.

'S iad earruinn do dh'armachd 's do dh'armailt na'n naomh,
Tha giulan a chlaideamh, is e facal Dhe,
Cha bhi feum ann an neamh orr, ach mairidh an gradh
'S an so cha'n fhaicear slan e sa chairdean gu tinn.

Tha comunn agus braithreachas measg na'n grasan gu leir,
Agus ri aimsiribh cogaidh aig comhnadh a cheile,
Ma's ann an rathad na h'urnuigh 'n tra sheallas iad shuas,
Na an rathad a chogaidh le'n aodinn fo ghruaim.

Cha'n 'eil gras ann 's an anam gu'n pheacadh ri thaobh
Ann an inntinn a chreidmhich tha la agus oidhch',
Tha creidimh 's as-creidimh le cheile na chridh',
Tha gradh agus naimhdeas an comhnuidh ri stri.

Mar tha eolas do'n chreidimh, tha'n creidimh do'n ghaol,
Bidh e tional 's an fhirinn, mar Rut anns an raon,
Faighinn diasan 's dioghlam, bheir e dhachaidh do'n ghaol,
'S iad gu robh mhaith a cordadh fodh'n ungadh ro naomh.

'N uair theid sabh shul an ungaidh, ri an suilean bho shuas,
Eiridh an fhirinn na'n cuimhne le faile mar thuis,
Thig eolas do'n inntinn is siubhlaidh an oidhch',
An creidimh gheibh inealtradh is fasaidh an gradh.

Aig grasan an Spiorad bidh' co-chomunn ri cheil',
Ann am buaghan an anam reir nadur gach aon,
Thig solus do'n inntinn agus fasaidh an gaol,
'S ann troimh an fhacal a mhathair tha'm biadh aca ga roinn.

Ach bidh an t'as-creidimh fiadhach, a snamh ann's an dorch,
Ann an com aineolas a mhathair, rinn Satan a dheilbh,
Bidh fuachd agus naimhdeas aig imeachd na'n lorg,
Leantuinn ceud ghin an namhaid a dh'aruich an fheol.

Tha gach earruin do'n fheol sin a comhnadh a cheil
Eas-creidimh agus naimhdeas a posadh ri cheil.
Rinn aineolas a mhathair dhoibh comhdach do'n oidhch'
'S na'n deanadh Dia a marbhadh, mharbhadh i a cloinn.

Tha pobull Dia 's an fhasaich, mur bhuidhean da fheachd;
Tha gras agus nadur na'n namaibh ri gleachd,
Mar Iacob agus Esau ann an Rebecca bho shean,
Ach an caith Dia le ghras annta nadur a mach.

Re am cuir dhiubh a phalluin, tigh talmhaidh a chuirp,
Tuitidh corp a bhais diubh 's cha 'n eirich e am feasd,
Theid iad a stigh gu Parras, is gheibh an anmaibh fois,
Bidh cliu an Uain chaidh mharbhadh, na cheol dhoibh 'm feasd.

B' e fhirinteachd a chomhdaich iad 's thug coir dhoibh dol a steach,
'S e gliocas a rinn ciallach iad 's a thog an roghain mhaith,
'S e naomhachd a rinn sgiamhach iad na 'n anmaibh an taobh stigh,
'S an gloir a ghras troimh shiorruidheachd, bidh 'n cridh snamh gu'n sgur.

Do chraobh na beath' ithidh iad air sradain cathair Dhe,
Leis an lanachd sin do thoiridhean, a shruth a mach bho 'n run,
Na geugan siorruidh siubhlaidh iad 's an crioch cha 'n fhaic a chaoidh,
Bidh toradh ur troimh'n t'siorruidheachd, a ghnath air bord na'n naomh.

Na baill le Dia chompairteachadh, de maitheas mor a ghaoil,
Do thoilich e an lanachd sin, bhi chomhnuidh ann an Criosd,
A chum bhi ga phairteachadh, reir toil an Spiorad Naomh,
Gu siorruidh ris an aireamh sin, a ghradhaich Triuir an Aon.

Bidh an acras uile riaruicht 's miann a ghaoil am feasd,
Bidh 'n cogadh uile criochnuicht 's gach pian bha na chois,
Bidh 'n t-Uan na sholus siorruidh dhoibh, cha luidh a ghrian am feasd,
Bidh 'm baile naomh na dhachaidh dhoibh, 's bu mhaith bhi na 'measg.

Na throcair mor gu 'm faithinns' 'n creidimh fhuair na naoimh,
An dochas nach gabh carachadh, da 'm barrant facal De,

An gradh a shiubhladh dhachaidh leam, air ceumanan na treud,
Ach am faigh mi seilbh na gheallannan, 's an cliu gu 'n robh dha fhein.

'S gu 'n sealladh e na fhabhair air an aireamh bhochd tha sgith,
Dha nach freagair ainm ach Mara, thaobh riaghladh freasdal De,
Gu 'n gleidh e iad bho nadur aig uisgeachan na stri,
'S gu 'n d'thoir e dhachaidh sabhailt iad, 's an cliu bidh'n Crun an Righ.



## A Brief List of Wholesome Books, in GAELIC and ENGLISH, sold by

# JOHN M'NEILAGE,

## 65 GREAT WESTERN ROAD, GLASGOW.

---

### PRICES INCLUDE POSTAGE.

**Bunyan's Works, in Gaelic,** as under:—

| | | |
|---|---|---|
| COME AND WELCOME, | 1 | 1 |
| PILGRIM'S PROGRESS, | 1 | 6 |
| GRACE ABOUNDING, | 1 | 1 |
| THE WORLD TO COME, | 1 | 1 |
| THE WATER OF LIFE, | 1 | 1 |
| THE HEAVENLY FOOTMAN, | 1 | 1 |
| SIGHS FROM HELL, | 1 | 1 |
| DYER'S CHRIST'S FAMOUS TITLES, | 1 | 6 |

**Alleine's Alarm.** Price, 1/6.

**Peter Grant's Hymns.** Price, 1/6.

**Flavel's Tokens for Mourners.** Price, 1/.

**Nadur an Duine 'na Staid Cheither-Fillte.** Boston's Four-Fold State. The approved Gaelic edition, revised by Dr. Macdonald, Ferintosh. Now re-published in neat readable form. Price, 3/4.

**The Confession of Faith, in Gaelic,** with the Larger and Shorter Catechisms, and Sum of Saving Knowledge. New and correct edition, 1891. Price, 2/.

**Gaelic Poems.** By Dr. Macdonald, Ferintosh. Price, 1/6.

**Guthrie's Trial of a Saving Interest in Christ, in Gaelic.** Price, 1/6.

**Mothers' Catechism, in Gaelic.** Price, 1½d.

**The Strange but Pleasant Life History of John Stevenson.** A rare piece of religious autobiography. Cr. 8vo, paper covers. Price, 6d.

**The Man who wanted Baptism, and who did not want it.** An interesting narrative of the North Country. Price, 1½d.

**Hugh Miller's My Schools and Schoolmasters.** Cheap edition. Price, 7d.

**Days of the Fathers in Ross-shire.** By Dr. John Kennedy. New edition. Price, 4/6.

**Boston's Crook in the Lot.** Price, 1/1.

**Letters of Late Revs. Findlay and Archibald Cook.** New edition, enlarged. Price, 2/.

**Fraser** (of Alness) **on Sanctification.** New edition. Price, 2/9.

**Ryle's Christian Leaders of Last Century.** Very interesting records of Whitefield, Hervey, Romaine, Toplady, Venn, Berridge, Grimshaw, &c. A splendid book. Price, 3/3.

**Biographies of the Great and Good.** New Series of Cheap Biographies, handsomely bound, 200 pp., with Illustrations, very suitable for Sabbath Scholars. The following are to be had:—David Brainerd, Henry Martyn, William Carey, John Knox, Philip Melancthon, William Tyndale, C. H. Spurgeon, John Wycliffe, and Luther. Price 1/5 each.

**Increase Mather's Remarkable Providences.** A Book of quaint, curious, and pious anecdotes and observations by one of the old Puritan settlers in New England. Fine Portrait. Price, 2/6.

**Peden and Renwick, their Lives and Times.** Published 2/. Price, 1/3.

**Lives and Times of the Two Guthries.** Price, 1/2.

**John Knox and the Reformation Times.** Price, 1/6.

